# LAOIDHEAN

LE

IAIN MAC-EACHARNA,

MAILLE RI

CURSA BEATHA AN UGHDAIR.

GLASCHO:
CLOBHUAILTE LE GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH.
1866.

# AN CLAR-INNSEADH.

# CURSA BEATHA AGUS IOMPACHADH AN UGHDAIR.

Rugadh mise, Iain Mac-Eacharna, air mìosa deireannach a' gheamhraidh, 1829, ann an eilean Eisdeil. Bha mi air mo thogail mar tha moran sa' Ghàidhealtachd gun a bheag de chràbhadh nan teaghlaichean; ach cho fada 'sa rachadh dùrachd 'athar no caoimhneas màthair bha e air a chleachduinn riumsa; agus gu ro bhitheanta chluinnte o m' mhàthair ghràdhaich na briathran so ann am marbh na h-oidhche, an uair a bhiodh gach creutair aig fois, 's gach aon d'a cuideachd mu'n cuairt di, 's am Bìobull 'na laimh, "O! Iain bhochd, 'se mo chridhe th'air a chràdh gu goirt air son olcas do ghnìomharan; tha mise mar mhàthair a ghràdhaich thu 'toirt achmhasan duit agus cha ghabh thu e. 'S goirid an ùine bhios mise leat tuilleadh; tha mi 'triall gu luath a dh'ionnsuidh na dachaidh bhuan—a Dhia cuidich thusa Iain bochd—mar pill thu féin e cha phill duin' e!" Bha gach ni dheth so air a labhairt ann an éisdeachd mo chluaise, 's cha deanainn ach gàire fanaid 'na h-aodann. 'S bitheanta le amadain toileachas inntinn a dheanamh 'n an amaideachd féin, agus 's éigin domhs' aideachadh gu'm b' ann de'n t-seòrsa so mi. Chaidh latha 'n déigh latha seachad, agus mìos, and déigh mìos, 's cha robh an ùine fada gus an d'thàinig an teachdair' a ghairm mo mhàthair chaoimh a dh'ionnsuidh an Ti san do chuir i 'dòchas daingeann. Thachair so air Di-sathairne, 1848. Chaidh teachdaire 'na ruith g'am iarraidh-sa, ag innseadh dhomh gu'n robh mo mhàthair coltach a bhi 'dol an cadal a' bhàis. 'N uair a chuala mi 'n sgeul rinn mi gàire o'n taobh a stigh. An iongantach leat gu'n d' rinn? Deasaich do bharail agus fuasgail a' cheist a chuireas mi ruit. C'àit' an d'fhuair an teachd-

aireachd mi? Tha 'cheist so furasd' a fuasgladh o na seòlaidhean a fhuair thu cheana; ach ma tha i ro chruaidh ort ni mi féin a fuasgladh an aithghearr, agus 's i so i:—Bha mi ann an Tigh-casgraidh sliochd Adhaimh, agus cuach do'n stuth ghoileach, theinnteach 'ga shlugadh. B' ann an sin a fhuair an teachdaireachd mise—ann an Tigh-fhliuchadh-sgòrnan, no an àite còmhnuidh an droch-spioraid, far am bheil mòran de dh'fhineachan còire air an treòrachadh gu mi-riaghailt. Ghabh mi ris an teachdaireachd agus ghluais mi le tuainealaich mhòr ann am cheann, 's rànaig mi taobh na leapadh, far an robh mo mhàthair ghràdhach na luidhe. 'N uair a dh'aithnich mi am bàs 'na h-aodann, 'sa sùilean a' tional sgleò, dh'fhannaich mo chridhe mear aig meud an t-seallaidh, 's air labhairt dhomh thubhairt mi, "A mhàthair, tha sibh coltach ris a' bhàs;" ach cha d' thug i freagradh dhomh. Mhiannaich mi bruithinn a rithist, ach thubhairt i, "Fuirich air t-ais, oir tha'm fàileadh a tha dhiot ga'm chur seachad!" 'N uair a labhair i mar so chaidh e mar shaighead theinntich troimh gach buaidh de m' anam; ach cha b' fhada dh'fhuirich sin gus an robh e air a dheanamh suas le cuach no dhà do'n stuth loisgeach. Air an oidhche sin féin dhealaich mo mhathair ghràdhach rium, agus ghabh an t-anam a chead do'n cholainn 's thriall e do'n t-siorruidheachd. Air an uair sin bha mi 'smuainteachadh le luathghair,—a' saoilsinn bho nach robh achmhasan màthar tuilleadh r'a chluinntinn gu'n robh gach ni gu maith; ach o mo bhròn! 's ann a bha na h-uile ni cearr. A réir an t-Seann-fhocail, fhuair mise "mo thaod mu'm chluasan," agus rinn mi buil dheth.—

"A nis dh'fhalbh gach earail 's dh'fhalbh gach còmhradh,
'S cha robh neach beò o'n éisdinn sgeul:
Dh'imlich Sàtan suas gu lonach sùgh mo thograidh
Gun stath do dh'fheum:
'S bu shleamhain, lom, mo chos air fiar bhruthach,
A' tional mulaid anns gach ceum."

Bha mi 'dol an comhair mo chinn 'am builsgein buairidh gun fhios domh, mar an t-amadan a theid gu smachdachadh a' chip, no an damh a dh'ionnsaidh a chasgraidh, gun fhios aca c'àit am bheil iad a' dol, 'nuair a tha iad air an riobadh anns an drip.—

Am bainne fìor-ghlan cha b'e mo mhiann,
A's càil do dhiadhachd cha robh a'm' chòm;
Ach misg, a's caonnagan, a's mi thlachd,
B'e mo thogradh anns gach àm.
An uair a bhithinn ann an streupaid,
A' srachdadh léintean 'sa' sgailceadh cheann,
B' àrd a chluinneadh tu mo ghlagan
Ged bhiodh m' amhach tionndait' càm.

A dheanadh sgeul fada goirid, trì làithean mu'n d' fhàg mi Eisdeal bha còmhrag mòr air gabhail àite ann an Tigh-fhliuchadh-sgòrnan a' Chaolais, agus mar is minic a bha mi féin ann an ladar-miot thachair dhomh a bhi san driop air an uair so; agus is bitheanta leis an "fhear a theid san driop gu'm bi e 'feuchainn ri tighinn as mar dh'fhaodas e, ach chaidh mise cho domhain ann 's nach b' urrainn domh tighinn as gun an t-àite fhàgail, 's mar sin thug mi m'aghaidh air Grianaig.—

Dh'fhàg mi m' athair tùrsach, brònach,
'S Nial òg a' sileadh dheur;
'S mo mhàthair chaomh 'bhiodh rium a' còmhradh
'Nis fo'n fhòd gun aithn' air sgeul.
Dh'fhàg mi beannachd aig mo chàirdean
'S air clàr a' bhàta dh'fhalbh mi trom;
A's rinn i mo ghiùlan sàbhailt
Gu Grianaig tèaruinte nan lòng.

M'an do rainig mi caladh bha mo chiall air pilltinn rium; ach cha b' fhada bha i falbh a rithist.—

Bha mi le breislich agus bruadar
Air mo luasgadh null 's a nall;
Air mo lagadh leis an donas,
Bha 'cur conais ann am cheann.

Mar is tric leis na Gàidheil bhochd' an uair a thig iad gu Galldachd gu'm faic iad mòran a chuireas iongantas orra, agus b' ann do'n t-seòrsa so mise. An uair a thiginn a mach a dh'ionnsuidh na sràide, 'sa sheallainn suas os ceann nan Tighean-casgraidh chithinn *Campbeltown and Islay Whiskey* sgriobhta ann an litrichean mòra, air na h-àrd-doruis. Gabh mo leisgeul, dhi-chuimhnich mi *Distillery Store,* agus *Spirit Cellar* ainmeachadh; ach tha tiom gu leòir fhathast. Chuir gach ni bha mi 'faicinn iongantas orm, agus dh'fheòraich mi do m' chompanach c'arson a bha *Spirit* air a chur os ceann nan dorsan? Rinn e gaire agus thubhairt e, "Sin agad far am faigh thu an t-uisge-beatha is fearr." Tharruing mi féin osan throm,—oir chuimhnich mi na chaidh seachad, agus thubhairt mi,

Cha 'n e uisge-beatha ach uisge-bàis—
An t-uisge a chràidh mo chridhe 'am chòm;
Uisge 'dh'fhàg na mìltean liath,
'S a dh'fhàg na ciadan falamh, lòm.

Mu'n téid mi ni's faide air m' aghaidh tha mhiann orm nithean a bha ré ùine mhòr ann an cùil a thionndadh suas; ach tha beagan grabaidh 'g a chur orm le òsdair air son mi bhi 'labhairt cho dàna 'an aghaidh an stuth chuthaich, uamhasaich, mhì-nadurra, a tha 'milleadh sa' spùileadh ar luchd-dùthcha ionmhuinn, agus 'g an creachadh, an dà chuid d'am beannachdan aimsireil agus spioradail; agus cha'n e sin uil' e, ach tha e 'g am fàgail gun mheas, gun chreideas. Tha mi 'labhairt mar ri daoinibh glice, thugaibh-se breith air an ni tha mi 'g ràdh. Mo chàirdean gràdhach, tha e làn fhurasda a thuigsinn gu'm bheil an seòrsa tha 'faotainn coire dhomh-sa coltach ri fear na sròine mòire ghabhas na h-uile rud d'an ionnsuidh féin. 'S ràdh fior e, gu'n tuig cù féin a chionta, agus air an aobhar sin bheir sin dha cothrom labhairt air a shon féin :—

*Fear-an-tigh-chasgraidh.*—" A dhaoine, tha mi anabarrach toilichte bhi faotainn bruidhinn air mo shon féin

ann an cùis cho cruaidh ; oir bha mo chridhe 'g a ghonadh aig éisdeachd ris an duine so ùine cho fada a' cur sìos air an stùth phrìseil, àluinn,—an t-uisge-beatha tha cosd a leithid do dhragh dhomhsa 'g a deanamh suas leis na h-uiread do chloich ghuirm anns na h-uile gallan air son a reic ris na misgeirean truagh, oighreachan ifrinn, a tha gun mheas, gun chliù—a tha 'seargadh as mar an duilleach o'n chraoibh ann an deireadh an fhaoghair; ach gu dé sin domhsa ? tha mi féin a'm' dhuine measail, onarach 's an t-saoghal, agus cha'n 'eil fear fo'n ghréin is urrainn a ràdh, "'S dubh an t-sùil a tha 'd cheann,' no is urrainn cionta air bith a chur as mo leith. Tha dreuchd agam 's an eaglais, agus cha d' fhuair mo mhinisteir coire riamh do'n dòigh mhalairt a th' agam, agus air an aobhar sin cha'n 'eil eagal Ni-maith no duin' orm, 's a dh' aindeòin na their duine 's am bith 's i mo gheur bharail gu bheil mo dhòigh tighinn beò co onarach 's ged a robh mi reic Bhìobull ; ach o'n 's ni e gu bheil a' chùis a' tighinn co cruaidh theann orm innsidh mi gu saor mo bharail air na misgeirean. Cha bu chompanaich leam riamh iad, ni mò bha gaol air bith agam orra ach gaol an codach, agus bu tric a thachair e mar faighinn an cuid uapa leis a' chòir ghabhainn dòigh air a thoirt uapa leis an eucoir, agus 's e is ainm dhomh Gràdh-an-t-saoghail."

*Am Misgeir a' labhairt.*—"A dhuine 's tuigseach a labhair thu, ged a bha thu ragmhuinealach sa' cheud dol a mach, dh'fhaodainn a thuigsinn o thoiseach gu'm b'e gaol mo chodach a bh' agad orm, agus a nis fhuair sinn o d' bheul féin e nach bu chompanach leat riamh na misgeirean, agus tha e mòran n'is fhasa a bhi ann a d' earalas ; agus, O! nach robh a h-uile fear suidheachaidh lìn coltach riutsa. Nam bitheadh cha bhiodh na h-uiread do na misgeirean a' tuiteam annta. Bu tric a chum thu riumsa taobh milis do theanga, 's cha do thuig mi riamh do nàdur cho soilleir 's a tha mi 'nis 'g a thuigsinn. Rinn mi do làn riar anns an aimsir a chaidh seachad gun sgraing, gun ghrabadh, agus chuir sin gu tric fuath mo chàirdean rium, agus cha do ghràdhaich mo luchd-

eòlais mi. Bha mi mar chreutair a' tuiteam ann an eudòchas, a smuainteachadh 'an t-earball a leigeil leis a' chraicionn,' agus dol air m' aghaidh mar a bha mi 'deanadh. O! dh' fhaodadh fios a bhi agam nach robh tlachd aig neach sam bith dhiom an uair a bhithinn agus "bàrlag ri bioran" agam, gun bhròg shlàn air mo chois, a'm' ghràin domh féin agus do'n talamh a bha 'g am ghiùlan —a'm' ghràin do na h-uile 'bha 'g am fhaicinn. Cha 'n ioghnadh ged a thuirt fear-an-tigh-chasgraidh nach bu chompanach leis am misgeir. 'S fior a thubhairt e,—cha chompanach do cheard am misgeir—cha'n eadh eadhon do mhuc an otraich. 'S e thug a'm' aire so uair a ghabh mi an daorach ann an loch beag Chreignis. Dh'fhàg mi an tigh-òsda tràth feasgair leis an làn a bha 'm sgiathan, agus c'àit' an d' fhuair mi mi féin air an ath mhaduinn ach a'm' luidhe ann an seann sabhal am measg cuain do mhucan òga, agus b' e dhùisg mi màthair na muirichinn a' cur a craois a stigh fodham, agus 'g am thionndadh a mach air an dorus! An uair a sheall mi mu'n cuairt orm agus a chunnaic mi na companaich a bh'agam thuirt mi, ''s mithich—seadh, 's tuillidh a's mithich sgur dheth,' agus ged a bha so mar so aig an àm sin cha robh bàs no breitheanas, no siorruidheachd a' tighinn a'm' aire. Bha mi anns a h-uile ceum a' sìor shàsachadh togradh na feòla, agus anamianna na sùl ; agus bha uabhar na beatha na shuidhe air a' chathair a b' àirde bha ann am chridhe, 'g am bhrosnachadh gu bhi 'g òl as gach sruthan a bha ann an slighe staid nàduir ann an gleann nan deòir. Ged bu tric a bha tubaistean a' tighinn 'am charaibh, chum 's gu'n gabhainn mothachadh do m' staid chlaon. Bha'n cridhe fialaidh, mireagach, le amaideachd na h-òige. Ged a phronn thu amadan ann an soitheach pronnaidh am measg cruithneachd le bruthadair cha dealaich 'amaideachd ris. Tha e cho furasda do'n Ethiopianach a chraiceann a mhùthadh, no an leopard a bhrice 's a bha e dhomhsa na bha folaichte fo m' sgioirt a leasachadh.—

Oir sheas mi buileach o m' òige
An aghaidh gach òrdugh bha fiachail,
'S cha ghéilinn 's mi beò dhoibh
Ged bu shònruicht' mo phiantan ;
'An slighe leathann na dòbheirt
'S an robh mi leònta a' triall innt'—
A' sior shaltairt air tròcair,
'S air maitheas glòrmhor na Trianaid.

Bha na tuiltean 'tigh'nn tharum,
'S bha mo ghalar làn iarguin ;
Thuit mo mhisneach gu h-ealamh,
'S cha robh air thalamh na b' fhiach leam :
Chuir gach ni bha san amharc
Cùrsa m' aigneadh á riaghailt,
Bu ghéire 'm peacadh n'an cuileann,
A'sàthadh guineach am chliabh-sa.

Thuirt mo chogais 's i dùsgadh,
Tha thu 'dlùth theannadh dalma
Air an teine nach mùchar,—
'S fhada 'ghiùlain mi t' an'aineachd ;
'S e do chleachdain 's do dhûchas
Aighear 's sùgradh neo-tharbhach,
A ni do cheangal le cùirdibh
Am priosan dùinte na ball-chrith.

Air a shon so agus uile thàlaidh mi gu bhi ni bu déigheile na bha mi riamh air an stuth loisgeach, theinnteach. Na'm biodh toilinntinn air bith r'a fhaotainn 's ann an uair a bhithinn agus sruithean goileach puinsinn a' dol thar mo shlugain 'na lasan teine, a' séideadh prennuisg ann am aodann, agus bagraidhean uamhasach an Tighearna 'g am ruagadh gu bàs, gun teasraiginn, mar a gabhainn os laimh a bhi air m' iompachadh o 'n stuth mhillteach, mharbhtach is e fuil an t-sionnaich a tha air a dheanadh suas le cloich ghuirm. Ma tha thu 'cur teagamh anns na labhair mi dearbhar e leis na trì mìle tha 'dol do'n t-siorruidheachd a h-uile bliadhna gur h-olc an ni bhi taoghal nan tighean-casgraidh, oir 's bitheanta leis an fhear a théid do'n tigh-mhòr gun ghnothach gu'm faigh e gnothach mu 'n tig e as, agus bu tric a

fhuair mise sin, dà shùil dhubh, 's mo stiùireadh a mach air an dorus, 's leud mo dhroma do 'n chlàbar a thoirt domh, an uair a theirgeadh na bhiodh am phòca do shligean tioram. Chuireadh iad an sin an teangadh na'm pluic, 's dheanadh iad gàire fanaid orm, agus tha mi glé chinnteach gur fianuis thu féin air a so a tha 'leughadh nan duilleag so, ma chunnaig thu a bheag idir do 'n t-saoghal.—

Is glagan gnàthaicht' am measg sluaigh e
'N uair a chi iad truaghain air an t-sràid,
A' briseadh a chinn ris gach oisein,
Ni iad fochaid air a's tàir.

Cha 'n 'eil latha sa' bhliadhna nach fhaic sinn comharra air na nithean so,—fear le sùil dhuibh agus le maluidh ghearrta, agus a' bhean le druim 's le casan ruisgte, 's a chlann bheag gu ciùin, sàmhach,—seadh, mar luch fo ladhar a' chait—le h-eagal 's le h-uamhas roi'n athair gun chéill, a' struitheadh a chodach san tigh-chasgraidh. A chionn gu bheil mi mion eòlach air a' chùis 's e thug dhomh labhairt air an aobhar gu'm bheil iomad duine bochd air a ribeadh anns an lion a tha fear na teanga mhilis a tha 'n taobh a stigh do 'n staing (an gàradh crìche) a' suidheachadh air son nam misgeirean truagh, agus b' ann diubh mise.—

Och bu truagh dhomh mo thuras
A's mi 'siubhal troimh 'n fhàsach;
Bha mo chàirdean ro'dhuilich
Bhi 'faicinn duine mar bha mi,
A' sior òl as gach sruthan
Bha 'sruthadh o nàdur—
Nàdur fuileachdach, fealltach
Thug an call air sliochd Adhaimh

Cha 'n 'eil leanabh air bith gun amaideachd a gabhail còmhnuidh ann, agus an uair a dh' fhàsas e suas 's glic an duine bheir an aire dha féin, agus daoine glice s bitheanta leò gun tagh iad an cuideachd mu 'n tagh iad an deoch ; ach air mo shonsa dheth cha robh mi riamh duil-

ich a thoileachadh, agus far am bi dà sgillinn ruadh san sporan tha e cinnteach gu'n tachair iad air a chéile. Glé thric a fhuair mise gu leòir do chàirdean. An uair a bhiodh a bheag agam bu mhi féin a b' aon duine leotha; ach an uair a theirgeadh mo chuid 's e theireadh iad rium, O 's tu an duine faoin, socharach, gun mheas, gun chliù! aig a' cheart àm a' sgrùdadh 's a' rannsachadh a mach doimhneachd mo chridhe, gun fhios nach fhaodadh peighinn no dha a bhi folaichte ann an grunnd mo phòca, a chumail na fearas-chuideachd air a h-aghaidh; agus an uair a mhothaicheadh iad dà-rireadh gu'n robh mi 'ruith air cladach lòm, an sin bhiodh cùl an làimhe rium. B'e so a chràidh gu goirt mi an uair a thiginn gu m' mhothachadh, agus theirinn le bòid, "Ach ni mise companaich chaomhanta dhibhse á so suas," ach bu ghoirid a bhiodh gach ni dhe so a' dol á m' aire, agus bhithinn far an robh mi roimhe. B' e fhad 'sa ghiorrad so gu'n do dhichuimhnich mi an rabhadh a tha 'g ràdh, "Sgriosar companach nan amadan;" agus cha do ghabh mi an earail, "Gur glic an duine bheir an aire dha féin." Bha mo chridhe air fàs rag—dhichuimhnich mi Dia, dhichuimhnich mi tròcair, dhearmaid mi òrduighean Mhic Dhé—bha mo thògradh anns na tighean-òsda, a' cluiche mu bhòrd na gleadhraich. Coma leibh, chaidh bliadhnachan seachad, ach bha mise fhathasd san t-seann stoc, gun mhothachadh, gun umhail do na nithean glòirmhor a tha Ard-Rìgh na cruinneadh a' toirt dhoibhsan a bheir umhlachd dha. Ann an àite bhi 'g iarraidh mo shonais ann an sruth-chlais nèamhaidh 's ann a bha mi 'g am aoirneagan féin ann an clàbar a pheacaidh—a' sàsachadh mo thògraidh ann an sruth-chlais thalmhaidh, agus a' tighinn beò gun Dia agus gun dòchas anns an t-saoghal.

Ach mar a dh' oibrich cùrsa 'n Fhreasdail mo chuairt, chunnaig e iomchuidh bana-chompanach agus teaghlach beag a thoirt domhsa, agus ghràdhaich mi iad gu mòr; agus ged a ghràdhaich mi iad, mar a rinn mi cheana ainmeachadh bha ceap-tuislidh a' tighinn san rathad gle bhitheanta a bha 'g am fhàgail-sa mar eun air fhuadach

bho 'nead, gun àite socrach air an cuirinn mo bhonn. B'e b' aobhar dha so fear-casaid nam bràithrean a bhi 'gabhail riaghladh an teampuill 'na làimh féin, agus a' suidhe air a' chathair a b' àirde 's a chridhe, a' deanadh mar a b' àill leis. Far am bheil esan a' rioghachadh tha buaireas agus boile, connsachadh agus farmad air gach taobh mu'n cuairt. Bha gach ni 'tighinn cruaidh orm. Ghabh mi 'm bàs am ionnsuidh, agus bha fios agus cinnt agam gu'n do peacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus nach do striochd mi do naomh-reachd Dhé, agus dh'f hàg so mi fo uamhas ciod a thachradh dhomh nan tigeadh am bàs aig an uair sin agus gun mise deas. Cha do ghabh mi seòladh riamh o'n Bhiobull mu chor m' anama, oir cha do leubh mi e ri naoi bliadhna deug roimhe sin, ach O! bha gu leòir do bhioradh agam bho m' chogais féin. An uair a lasadh i 'm aghaidh agus a shuidheadh i air cathair breitheanais anns a' chridhe bheireadh i mach binn bàis ro chruaidh air peacach truagh mar bha mise. An uair a bhithinn mar so air mo theann-ghlasadh fo chuibhreach agus fo uallach trom a' pheacaidh bu tric a mhiannaich mi teicheadh air falbh o làthair an Tighearna, mar a rinn Ionah, agus dùthaich chéin a thoirt orm. Mu dheireadh fhuair mi bàta gu goireasach agus sheòl sin o earball na h-oitireach aig Ghrianaig gu *Liverpool,* far an do ghabh sinn am fear-turais ainmeil sin, an t-Ollamh Mac-Dunléibhe *(Dr. Livingstone)* air bòrd, maille r' a sgiobadh calma. Cha d' rinn sinn mòran moille an sin, agus mu thrà feasgair, aon latha fhuair na seòladairean òrdugh an acair a thogail agus a' deanamh diongmhalta air gualainn na luinge, ni a rinn iad gu fearail, grunndail, chaidh an cuile-cuartain sin a th' air a chur 'na shiubhal le neart teine a chur 'na uidheam, agus sheòl sinn gu còrsa an Iar Africa; ach O! mu'n do ràinig sinn an caladh dh'fhiosraich mise gu'n robh Dia air a' mhuir cho maith agus air tìr; ach co dhiù ràinig sinn *Siere Leon,* far an d' fhuirich sinn ceithir-là-deug, agus as a sin sheòl sinn gu Ceap an Dòchais *(Cape of Good Hope).* Ach mo thruaighe! cha robh e 'na Cheap an Dòchais dhomh-

sa. Bha mo chogais 'g am sgiùrsadh anns gach àite d'an robh mi 'dol, mar gu'm biodh dioghaltair na fola air mo thòir, 's gun àite dìon agam. Dh'fhàg sinn an Ceap agus chaidh sinn leis an Ollamh Mac-Dunléibhe gu ceann 'uidhe, agus dh'fhairich mi gu' robh Dia an sin mar an ceudna. 'S mise dh'fhaodadh a ràdh leis an t-Salmadair,

> "Cia 'n t-àit air bith am feud mi dol
> O d' spiorad glic, a Dhe?
> O d' ghnùis tha uile-léirsinneach
> Cia 'n taobh a theicheas mi?"

Mhothaich mise nach robh àite falaich ann, agus ged nach robh càil no tògradh agamsa gu bhi 'rannsachadh an déigh nan nithean a bhuineadh do shìth m' anama neo-bhàsmhor, bha 'n Tighearna 'g am bhrosnachadh gu tighinn a stigh do chaladh na siochaint, far am bheil tàmh agus fois r'a fhaotainn ; ach bu raoghnaiche leamsa a bhi 'g am luasgadh a null agus a nall ann an cuairt na h-ioma-ghaoith, am cheannairceach truagh, ceannlàidir, gun iochd, gun tròcair. "'S aithne do'n damh a shealbhadair, agus do'n asail prasach a maighstir," ach air do shonsa, Iain bhochd, cha robh eòlas no aithne agad air ni air bith a bha fiachail, agus tha an reusan soilleir—bha 'chlaisteachd air a bòdhradh, an t-sùil air a dorchadh, an inntinn air h-imlich suas le dia an t-saoghail, agus a' chogais air a glan tachdadh le cudthrom nam peacannan eagallach a bha mi 'càrnadh suas fa chomhair latha na feirge. Bha mi gun umhail, gun smuainteachadh gu'n robh mi crochta thar bile na creige mòire air snàithean caol do thròcair an Tighearna, o'm bheil gach creutair gluasadach a' faotainn am bith agus am beatha. Ach mo thruaighe! bha mi-thaingealachd air gabhail greim cho teann, chruaidh air m' anamsa 's gu'n robh mi, an dà chuid, am smuaintean agus am ghniomharan ri aramach an aghaidh an Righ mhòir sin aig a bheil a chòmhnuidh san t-solus dhealrach sin do nach faod neach air bith teachd am fagus agus marsuinn beò. Chan'eil tlachd aige-san ann am bàs an aingidh ; oir na 'm

bitheadh 's fhad' o na bha mo chuibhrionn air a thoirt domhsa anns an loch a tha 'dearg lasadh le teine agus pronnusg, far am bheil còmhnuidh an fhiadh-bheathaich —am fàidh bréige—fad uile linntean na sìorruidheachd. Tha e tighinn ùr ann am chuimhne cuid do na nithean a thachair air an latha ràinig sinn an amhainn mhòr ris an abrar an *Zambesie*, taobh na h-àird an ear a dh'Africa. Anns an àm sin cha robh eagal Dé no duin' orm, agus ged nach robh bha cuid de ghnìomharan air an deanamh a chuir crith air m' fheòil ; oir thuig mi gun robh Dia an sin. B' ann air latha naomh an Tighearn a chaidh sinn a stigh do'n amhainn, ach ged a b' ann cha b' ann gu fois mar a dh'òrduicheadh le Ard-Rìgh na glòire. An uair a bha sin mar so a' smuainteachadh gu'm biodh searmoin air bòrd air an là sin, chum peacaich bhochda, mar bha mise, a threòrachadh a dh'ionnsuidh an tobair sin a chaidh fhosgladh do thigh Dhaibhidh, 's do luchd-àiteachaidh Ierusaleim air son peacadh agus neo-ghloine ghlanadh air falbh, 'na àite sin 's ann a fhuair na h-uile aon a bha air bòrd òrdugh tionndadh a mach gu h-obair. Thachais fear no dhà againn ar cluasan, agus sheall sinn mu'n cuairt oirnn air obair a' chruthachaidh agus nàduir, agus bha gach ni a' teagasg dhuinn an t-Sàbaid a choimhead naomha. Anns an dùthaich iomallaich sin cha robh fuaim òrd air a chluinntinn, ni mò bha builg 'g an séid-eadh. Bha gach ni tosdach air fad agus air leud na tìr ùdlaidh, chéin sin, anns an robh sinne 'seinn nan duanag òran, agus na daoine urramach, ar cinn-iùil, 'g ar brosnachadh air ar n-aghaidh, a chum am bàta-smùid beag a thug sinn a mach air son an duine urramaich, an t-Ollamh Mac-Dùnleibhe, a chur fo h-uidheam, chum 's gu'm faigheadh iad gach ni mar bu mhiann leò, ged a b' i 'n t-Sàbaid naomh féin a bh'ann. Faodaidh sinn a ràdh le Iain Buinean, mar a thubhairt e ann an Turus a' Chriosduidh, "Naomh o 'n bhaile 's deamhan aig an tigh." Thusa tha leughadh nan duilleagan so guidh air Dia gu'n tugadh e dhuit cluas a dh'éisdeas agus cridhe thuigeas fhad 's a ghoirear an latha 'n diugh dheth,

agus sin latha tairgse nan gràs. Ged a bha mise, mar a rinn mi cheana ainmeachadh, a dol fad air seachran o 'n t-slighe, 'n uair a thachradh daoin' orm a bu mheasa na mi féin, gu cinnteach chuireadh iad eagal orm ann an cuid do nithean. Ruith seachd seachduinnean thar ar cinn, agus dh'fhàg sinn an t-Ollamh Mac-Dunleibhe agus a sgiobadh anns an *Zambesie,* agus thug sinn ar n-aghaidh air na h-Innsean an Ear.

## AN DARA H-EARRANN.

---

Bha mi 'n Africa an Iar,
'S am measg dhaoine fiadhaich a chinn-deas,
'S b'ainmig a chunnaic mi riamh
Duine gun chiall mar 'bha mis'.

Bha latha na Sàbaid riamh leamsa mar latha féille, agus bu dìleas sàtan 'gam sparradh teann gu tigh-casgradh shliochd Adhaimh an uair a ràinig sinn an t-eilean àluinn sin ris an canar *Cylone.* 'N uair a bhris an latha, agus a theich na sgàilean, chuir mo chompanaich agus mi féin ar guth r'a chéile gu dol air tìr, dh' fheuch am faigheadh-mid deuran do'n stuth a bha iad a' cleachdain 's an àite so; oir chuala sinn iomradh gu'n robh an deoch saor, agus chaidh sinn a chum deadh bhuil a dheanadh d'ar cothrom. Fhuair mise mo ghurtalan air an oidhche so, mar a thachair dhomh iomad uair ann an Tìr-nam-Beann mar sin thachair dhomh ann an dùthaich chéin. Thachair Sasunnaich 's Eirionnaich orm, 's teangan cho milis 'n am beul 's nach leaghadh iad ìm. Fhad 'sa bhiodh sgillinn ruadh 'am sporan bhiodh iad a' moladh mo ghrinnis. An sin dheanadh-mid còrdadh 'n ar suidhe mu'n bhòrd ag òl nan cuachan gus an teirgeadh na bhiodh 's a' phòca. An sin b' e iomairt nan dòrn a ghnàth ar cleas. Bho fheala-dhà gu da-rìreadh bhiodh na h-ìghnean a' dol an gréim, 's bhiodh buille air a' bhuille 's an leth-cheann, 's gun duine 'dol 's an eadraiginn. Bha am mac struidheil aoibhneach gu leòir fhad 's a mhair a mhaoin dha, ach an uair a theirig sin air chunnaig e 'uireasbhuidh, agus

thubhairt e, "Eiridh mi agus théid mi dh'ionnsuidh m' athar;" ach mo thruaighe mise! Iain bochd, bha mo chridhe làn agus a' cur thairis le domblas searbh, a bha 'puinnseanachadh mo nàduir agus m' aigneadh, air dhòigh cho diongmhalta 's gu'n robh e 'bachdadh dhomh anns gach ceum tighinn a dh' ionnsuidh m' Athar, agus dh' fhàg sin mise am chulaidh-thruais leis na h-uile aon a shealladh orm. Ged a dh' fhaodainn a bhi cho sona 's a bha 'n latha cho fada, air bòrd air a' bhàta, socair no sìth cha robh agamsa; oir cha 'n 'eil sìth ann do 'n aingidh an taobh a bhos do'n uaigh, agus, O mo bhròn! cha 'n 'eil sìth idir air an taobh thall do 'n uaigh; ann an sin gheibh gach neach a réir a ghniomharran—a réir mar a rinn e anns a' choluinn, m' as maith no olc e. Ach smaointich air so, cha 'n 'eil aig creutair peacach 'n uair a gheibh e 'thaod mu chluasan air réidhlein lom ach gu'n leig e an sin fhaicinn do 'n t-saoghal gu 'm bheil an t-seann fhreumh anns an stoc.

Bha mo thubaistean lìonmhor,
'S thug mo chìocras dearbhadh
Gur boil 'us nach siochaint
Rinn mo lionadh le searbhachd;
Bha gach ni dhomh na dhìteadh,
'S bha na liontan 'g am amladh,
'S cha robh iarrtas am chrìdh-sa,
Gu bhi pilltinn o'm chearbaich.

Dh'fhàg mi am bàta tapaidh ann an *Colomba*, agus mar an dall a' smearachd ris a' bhalla, gun fhios aige c' àit' am bheil e 'dol, mar sin bha mise anns an dùthaich Innseanaich so, am measg choigreach, 's dh' fhaodainn fhaicinn ro làimh mar a thachradh dhomh; ach cha ghabhain comhairle o aon duine bha air bòrd fantuinn ni b'fhaide. Rinn an sgiobair còir mòran orm gu fuireach, ach cha deanadh feum le Iain bochd ach a phocan a thogail air a ghualainn, agus ceann an rathaid iarraidh mar a b'fhearr a b' urrainn mi, chum mo thuras a ghabhail gu *Pointagala*. Direach an déigh dhomh 'n rathad

fhaotainn chuala mi glaodh am dhéigh, " *Where are you bound for, Jack?*" 's co bha 'n so ach dà òganach a bha'n déigh faotainn a mach á prìosan. 'N uair a chual iad c' àit' an robh mi 'dol, thuirt iad gu'n robh iadsan a dol an rathad sin cuideachd. Ghabh mi féin an ath-sheall-adh do m' chompanaich 'n uair a thàing iad a nìos rium, 's chunnaic mi nach robh orra do dh'aodach na bheir-eadh a' phoite bhàrr a' ghealbhain, 's thuirt mi rium féin gu 'n robh companaich iongantach air tachairt rium a nis, 's gu'm feumain a bhi 'm earalas orra; ach an déigh so uile mu'n do dhealaich na fleasgaich riumsa, agus mu 'n do ràinig sinn ceann ar n-uidhe—deich a's trì fichead mìl' a dh' astar—dh' fhàg iad mi cho lom ris a' chirc o 'n chòcaire! Mo thruaighe cha robh cuimhn' agamsa air na briathran a tha 'g ràdh gu'n sgriosar companach nan amadan. Mo thruaighe, a luchd-àiteachaidh na tal-mhain, a tha ann an slighe staid nàduir, cha choimeas mi idir ri brùidean na machrach sibh, agus 's e an reu-san, gu'n d' fhuirich na brùidean anns an staid a dh'òrd-nicheadh dhoibh, ach sinne, leig sinn ar maidean le sruth —leig sinn ruith le ar n-anamianna; agus théid daoine ro fhad air seachran mu'n toir iad oidheirp air pilleadh a dh' ionnsuidh caladh na sìochaint. Tha 'n duine ann an staid nàduir n'is miosa na duine air a' chaothach. Cha 'n 'eil e 'smuainteachadh air tìom no air sìorruidh-eachd. Dìreach coltach ris an fhear a fhuair an aon talann, agus a dh' fholaich anns an talamh e; ach mo thruaighe! tha latha cunntais agus dìolaidh a' tarruing dlùth, agus co is urrainn seasamh ann an làthair a' bhreitheamh chothromaich agus cheairt gun an comh-arra sin nach aithnich duine air bith ach an duine air am bi e.

Bha mi 'feitheamh ann am *Pointgala* mu'n d' fhuair mi soitheach am thoirt do dhùthaich an òir. Mar a tha iteagan bòidheach air na h-eòin a tha fad air falbh, a thaobh an iomraidh a chuala mise air *Australia* bha mi smaointeachadh nach robh agam ach tòiseachadh air cladhach an òir, agus gu'n deanain m' fhortan a thiota;

ach mo chreach, b' e sin latha 'chrathadh na'm bolg dhomhsa, oir is iomad tubaist a thàinig a'm charamh nach comasach dhomh an tràs innseadh. Dh 'fhàg sinn an dùthaich Innseanach so agus thug sinn ar n-aghaidh air a' chuan mu dheas, agus mu dheireadh ràinig sinn acarsaid Rìgh Deòrsa. Bha sinn an sin beagan làithean agus ged a bha, bha m' inntinn-sa 'snàmh ann an cuantan mòr, agus ann an uisgeachan domhain a' chùraim ciod a bha 'dol a thachairt domh. 'N uair a dh' amhaircinn as mo dhéigh bha mi fad' o thìr m' eòlais, agus an uair a sheallain romham cha robh mi faicinn ach duibhre dorchadais. Chaill mi ach beag mo mhisneach. Is seannfhocal fìor e, Am fear nach seall roimhe seallaidh e 'na dhéigh; ach dh' éirich e gu maith dhomhsa, cha do sheall mi aon chuid romham n' am dhéigh gus an robh e tuilleadh is anamoch, agus an sin beatha na bàs. Dh' fhàg sinn an caladh sin agus sheòl sinn gu *Melbourne;* ach b'e sin an t-àite truagh dhomhsa. Cha robh mi ach goirid an sin gus an d' fhuair mi gu leòir do chompanaich an uair a mhothaich iad gu'n robh mi sultmhor air mo shliasaid. Bha meas mòr orm am fad 's a mhair sligean tioram 'am phoca; ach an uair a theirig mo phòca theirig mo mheas, 's dh' fhàgadh mise 'm ònar gu deanamh air mo shon féin, agus cha robh fada gus an robh mi 'trusadh nam plaosg. Bha mi 'n sin gun duine beò 'ghabhadh truas diom, gun dachaidh gun aite còmhnuidh; ach bha Dia an sin.

> "Na'n rachain suas gu nèamh nan speur
> A ta thu fein an sud;
> 'S nan luidhinn ann an ifrinn shios,
> Tha thu san ionad ud."

Cha robh mi toilichte le 'm staid mar a bha mi air mo chur mu'n cuairt, agus 'se mhiannaich mi dol do *Shidney,* astar coig ceud mìle bho *Mhelbourne,* agus sa' mhalairt a bh' ann rinn mi mach ceann m' uidhe. 'S fhada o'n a chuala sibh e, Am fearr nach dean math an Eirinn cha

dean e maith an Albainn. Bha *Sidney* dhomhsa mar a bha *Melbourne*; ged a shaothraich mi beagan do làithean ann air son aon tasdan deug a's sea sgillean 's an latha. Bha na h-uile nithe dhomhsa na chràdh 's na chùradh geur. Bha mo chogais mar gu'm bitheadh i air buntuinn rithe le h-iarunn dearg; agus bha mi mar so co-ionnan ri fear a bhiodh a dha chois 's a cheap, ann an deuchainean cruaidh a smuainteachadh air mo bhana-chompanaich ghràdhaich agus air mo leanabain mhaoth mu'm b'àbhaist domh bhi cho gaolach—cia mar a bhiodh iad a tighinn roimh 'n t-saoghal agus mise am reubalach truagh o àite gu h-àite. Gle thric bha na smuaintean so tighinn a'm aire agus an uair a thigeadh iad le cumhachd agus a ghreimicheadh iad ri m' nàdur ghleachdadh iad rium air a leithid do dhòigh 's gu'm bithinn coma ciod a dheanainn rium féin. Bha mi cho truagh aig an àm so' s gun dubhairt mi uair agus uair gum biodh e cho mhaith dhomh a bhi ann an ifrinn féin 's a bhi beo mar a bha mi. Bha fear nan cuilbheirt le 'uile innleachdan agus le mòr dhìcheal anns a chùis 'g am bhrosnachadh a dh'ionnsuidh an uilc, agus a' sealltuinn domh gach dath 's a bhrataich chum mo tharruing a thaobh. Ged a bha e mar so a' tighinn mar le ubhal 'na bheul, mar a's minic a tha e tighinn, agus am puinsean air a cùl. Bha e 'cleachdain 'uile theòmachd chum mo ribeadh anns an lìon, agus a ghlas-làmh a cheangal le crann dubailte. An dèigh na h-uile ni a rinn e 's i mo bharail gun robh gach ni a rinn e 'an diomhain; oir dhichuimhnich e gu bheil e air a ràdh gu'n oibrich gach ni chum maith an dream aig am bheil gràdh do Dhia. Nam bitheadh e mothachail air a so cha bhiodh e cho dian a' fadadh an uilc ann am inntinnsa. Bha mis' am shuain ann am marbh-chodal a' pheacaidh, ach ged a bha bha fear coimhid Israel, air nach aom codal no suain, dlùth, ged nach robh mise 'g a thoirt fainear, agus bu mhaith dhomhsa gun robh anns na smuaitean eagallach a bh' agam; oir bha mi ionnan a's dearbhchinnteach gu'm b'ann an ionad na dòrainn a dh'fhosglainn mo shùilean; agus ciod a b' fhiach an saoghal

domhsa an latha 'chailinn m' anam. Mo thruaighe, cha robh fios agam air luach na neamhnuid a bh' air mo shiubhal, air an do chuir aon Mhac Dhé a leithid do luach 's gun d' thug e fhuil phrìseil fein a bha mar fhuil uain gun chron gun smal na h-éiric air a shon. Cha d' fhàg e an ni tha 'n so an earbsa nan aingeal; agus a chionn gun robh mise a' deanamh gach ni a rinn mi trid aineolas, ann am mi-chreideamh cha do bhual e'n t-slat orm mar a thoill mi agus mar a dh' fhaodadh e dheanamh; ni mo a labhair e mar le guth tàirneinich o bheinn Shinài chum mo chronachadh gu garg ach 's ann a labhair e ruim le guth ciùin, caol, agus làn do ghràdh, a' séideadh 'anail air closaich mhairbh mar a bha mise tur marbh ann an euceart. Ach 's fearr cù beo no leòmhan marbh. Cha'n 'eil an saoghal so ach na bhròn agus na chùradh geur do'n aon a's fearr a tha 'faotainn roimhe; ach dhomhsa bha e dùbailte mar sin, agus sin le m' choire fein anns na h-uile ceum, a' trusadh eallaich air cladach an eudòchais, agus sruth an aimhleis 'ga 'shéideadh a dh' ionnsuidh cuan gun iochdar.

Tha mo pheann a' diùltadh a chur sìos domh na h-uile ni a thàinig mi roimhe air mo chuairt air an turus chianail a ghabh mi troimh dhùthchanan fad as, far am bheil daoine coimheach, an-iochdmhor, leis am bu docha buille 'thoirt do choigreach na greim arain. Bha iomad duine bochd a' tachairt orm aig an robh am màileidean air an druim, ach gun a bheag annta, agus a' feuchainn ris an t-saoghal a chothachadh mar a b' fhearr a dh' fhaodadh iad; ach bha e iomad uair tuilleadh a's cruaidh orra. Dh'fheith mise beagan ùine le foighidinn, agus fhuair foighidinn furtachd. Bha mi air m' ais agus air m'aghaidh, gun fhois, gun tàmh, agus mu dheireadh chunnaig mi long a bhuineadh do dh'Abereadhain a' gabhail olla air bòrd aig Laimrig Chuartach *Shidney*, agus chaidh mi bhruidhinn ris an sgiobair, agus dh' innis mi dha mu 'm chor. Cha tug e mòran misnich dhomh a' cheud latha, agus dh'fhàg sin mi deich uaire-fichead ni bu mheasa na bha mi riamh. Chaidh an latha sin seachad agus

dhorchaidh an oidhche, 's ghabh gach creutair mu thàmh, 's bha gach ni balbh mu'n cuairt domh, ach corr uair a chluininn na lòcuist bheaga a' gleusadh an ribheid, agus a' seinn an ciùil thiamhaidh féin, agus chithinn a' chuileag-theine a' lasadh nan coilltean mu'n cuairt doibh le solus drillseach. Bha e fad mo sheallaidh co'-ionnan ri baile mòr Lunnainn, 's a lòchrain gu léir air an lasadh. Ach ged a bha so uile ann, O! bu chianail an oidhche 'dol seachad, agus mise a' faire gus am briseadh an fhàireadh. Mu dheireadh thall chaidh an sgàile dhorcha a thogail bhàrr a' chruinne-ché, agus dhealraich a' ghrian 's an àird-an-ear—an lòchran àilidh a tha 'toirt soluis do 'n t-saoghal—agus ghabh mi misneach a dhol a bhruidhinn ris an sgiobair cheudna a rithist. Thuirt e rium air an uair so gun robh fear a dhìth air a bhiathadh mhuc agus a chuideachadh a' chòcaire air an turas a thighinn dachaidh, agus nan gabhainn os làimh e gu'n tugadh e na h-uiread dhomh air a shon. Ghabh mi an tairgse le mòr aoibhneas, agus ged a gheibhinn damh cròchdach air adhairc cha deanainn tuilleadh gàirdeachais na rinn mi aig an uair so. Dh'earailich an sgiobair orm tighinn air bòrd air an latha sin féin, oir gu 'n robh iad ri seòladh air an ath latha. B' e sin an sgeul aoibhneach leamsa, oir cha robh esan cho toileach nach robh mise cho deònach.

Thàinig an t-ath latha, agus b' fhìor, ghabh an sgiobair uasal 'àite air clàr-deiridh na luinge, agus le guth sgaiteach, fearail, thug e òrdugh do'n sgiobadh gach fear a bhi 'n ceann buill, agus an long a chur na h-uidheam seòlaidh, agus le aon choireal 's luinneag chaidh na maraichean an greim, agus sgaoil iad a bréidean 's a' ghaoith le teòmachd churanta, agus gu h-oscarra, calma leigeadh a slinnean ris an tuinn, agus dh'fhàg sinn *Sidney* as ar déigh, 's shiubhail i troimh'n fhairge gu guanach, sgaiteach—seadh, mar shiosar tàileir a' dol troimh chlò dughorm, sgoilt i 'n fhairge roimpe, agus ghabh i ri h-astar cuain aig luathas ceithir mìle deug 'san uair, agus chum i sin a suas ri mòran làithean. Bha latha 'n deigh latha

'dol seachad, agus bha 'n long, " *Wooloomooloo,*" a' deanamh an astair, agus b' aotrom, iollagach a bha i 'dol thairis air, le a cainb a' feadaireachd, agus a nis 's a rithist na siùil a' srachdadh, 's gach bòrd a's crann-tarrunn a' deanadh greim bàis air a' chéile. Bha sinn uile ann an deadh mhisnich, agus chluinninn a nis 's a rithist na seòladairean ag ràdh r'a chéile, " Cha bhi sinn fad' a' dol dachaidh ma ghabhas i air a h-aghaidh mar a tha i 'deanamh." Bha mis' a' biorachadh mo chluas ris na bha mi 'cluinntinn agus ag éisdeachd le mòr aire, ach cha robh mi 'g ràdh bheag mu'n chùis, oir bha mo thrioblaid féin a' cur orm. Air uairean bha mi coma air son an t-saoghail 's gach ni 'tha ann. Sonas na sìth cha robh mise a' faotainn ann an slighe staid nàduir. Ged a bha an fhairge dhù-ghorm ion 's 'g ar dalladh, agus sinn a' faicinn nach robh ach duilleag thana do bhòrd eadar sinn 's an t sìorruidheachd; agus cha b' e sin uil' e, bha tonnan an uabhair a' dol le'n uile neart thar m' anama, agus bha e mur gu'm b' ann 's an làthaich, 'g a ghlantachdadh, toileach éigheach a mach air son fuasglaidh, ach cha robh e 'n a chomas, oir bha ceanglaichean teann mu 'mhuineal, agus bha 'chosan 's a' cheap cho teann, chruaidh 's nach b' urrainn da tionndadh a dh'ionnsuidh na làimhe deise no na làimhe clìthe. Bha mi iosal 'am spiorad, las mo chogais 'an aghaidh gach buaidh do m' nàdur air a leithid do dhòigh 's gu'n robh gach ceudfaith a'm anam troimhe chéile. Bha 'n ùine 'dol seachad, agus bha sinne tighinn ni bu dlùithe air dùthaich an àigh, am fearann Breatunnach, agus mar bu dlùithe bha sinn a' tighinn b' ann a bu mhò bha mise air mo chuibhreachadh. Bha mo laigsean cho soilleir f' a chomhair mo shùl ri gath gréine air àirde mheadhon-là; bha mo chogais a ghnàth a' strì rium, agus a' sparradh orm faire dheanadh, oir far an robh mi ri dol air tìr nach robh ann ach droch àite do dhuine nach tugadh an aire dha féin, agus bha so a' meudachadh mo dhoilgheis gu mòr nach b' urrainn domh earbsa air bith a chur annam féin. Ach co dhiubh ruith an ùine dlùth air a ceann, agus bha 'n

luchd-faire air gualla na luinge, le sùil bhioraich 's le inntinn thogarraich a' sealltuinn a mach, agus air oidhche do na h-oidhchean ghlaodh iad a mach gu 'n robh solus air fhaicinn air an taobh leis do'n luing, agus cha robh mòran moille air a dheanamh gus an robh an soitheach air a cur mu'n cuairt o thaobh na Frainge air am facas an solus, agus thug sinn ar n-aghaidh air Breatunn. Anns a' chamanaich an ath latha bha Sasunn gu soilleir f'ar comhair agus ma bha lan-aighear ormsa an uair a dh' fhàg sinn *Sidney* cha robh mòran orm 's an àm so. Bha mi faotainn bioradh an tràs 's a rithist 's an taobh a stigh dhiom a bha 'cur bacadh air mo nàdur uaibhreach, mallaichte a tha 'gabhail còmhnuidh ann an cloinn na h-easumhlachd, agus bu mhaith dhomhsa gun robh, oir bha nì éigin ag oibreachadh orm agus 'g am theagasg gu gliocas; ach mo thruaighe bha stéidh mo ghliocais mar an duine a thog air a' ghaineamh, an uair a shéid na gaothan agus a bhrùchd na tuiltean air thuit an tigh agus bu mhòr a thuiteam. Bha an gliocas o'n talamh a lion mo cheannsa 's dh' fhàg sin mi a' ghnàth an slighe an aimhleis, agus an saoghal a ruith as mo dhéigh le 'shlabhruidhean mu amhaich, deas agus ullamh gu mo tharruing as a dhéigh a stigh do'n tigh-chasgraidh, agus mar an ceudna do'n tigh-chluiche, 's cha bu dragh leis mo chudthrom; oir ghràdhaich an saoghal a chuid fein o thùs, agus tha e glé choltach gu'n gràdhaich gus a' chrìch. Bha mise ag amharc ris a' chreutair n'a bu bitheanta na bha mi 'sealltuin ris a' Chruithfhear, agus b' àill leam, leis an amadan, a ràdh nach robh Dia idir ann; agus mhiannaich mi, leis an leisgein, tachdan eile clò-codail, tachdan eile pasgadh nan làmh. Ged a bha mi faicinn miorbhuillean an Tighearna anns na h-uisgeachan domhain, 's a ghlòir agus a chumhachd anns na speuran àrd, cha robh gach ni dheth so dhomhsa ach mar aisling na h-oidhche a luaisgeas an inntinn car tamuil; ach 's a mhaduinn a theicheas mar sgàile air nach faodar greimeachadh. Mo thruaighe! ged a bha mise ag iarraidh gliocais cha b' ann mar a bu chòir dhomh, le h-aith-

reachas air son mo pheacanna agus m' ar-a-mach an aghaidh aon ungte Dhé a leig a bheatha sìos air son ceannairceach seachranach, truagh mar bha mise; agus faodaidh e bith, thusa tha leughadh nan duilleagan so, gu'm bheil thu anns a cheart suidheachadh, mar a tàinig thu gu tobraichean na slàinte a dh' òl asda le h-aoibhneas. 'S e 's dual duit a bhi mi-chùramach agus a' dearmad nan nithean a bhuineas do shìth t' anama neo-bhàsmhor. Tha e cho nàdurra do'n chreutair a bhi strì ri e féin a bheathachadh air plaosgan an t-saoghail so 's a tha e do'n fhiadh a chròchd a ghiùlann, no do na tunnagan dol cas-ruisgte.

## AN TREAS EARRANN.

---

Bha mi aon do na làithean 'am chrùban an toiseach na luinge, mar is minic a bha mi, air an turas sgìth a' tighinn dachaidh, agus bha mi 'smuaineachadh ciod a dheanainn 'n uair a ruiginn ceann mo thurais. Chunnaic sinn an sin bàta-smùid a' tighinn a nuas oirnn 'na deannaibh, agus an uair a bha i 'n dlùth's urchair cloiche dhuinn ghlaodh an sgiobair ris an sgiobair againne, an robh e air son todhadh a suas an amhain? Thuirt an sgiobair againne gu'n robh. An uair a chuala mise so chaidh e mar dhealgan teine troimh gach buagh do m' anam. Ged a bha sinn a' faicinn an fhearainn cho dlùth cha d'inntrinn e 'n taobh a stigh dhiomsa gu'n robh sinn cho faisg air tìr gus a so. Bha m' amaideachd a ghnàth 'ruith am aire, agus bha so 'g am fhàgail co'-ionnan ri circ air groideil theith, gun fhois, gun fhuras. Ach coma leibh, ghabh am bàta-toghaidh greim do'n luing agus thug i sinn tearuinnte gu ceann ar n-uighe, a stigh do dh' acarsaid Lunnuinn. Co luath 's a cheangail na seòladairean an long dh' fhalbh iad le chéile do thighean bùird, ach dh'fhuirich mise mar a bh'agam air bòrd, agus thuirt mi ris an sgiobair chòir gu'n robh mi amaideach, agus gu'm bithinn 'n a chomain na'n leigeadh e leam fuireachd air bòrd, oir gu'n robh eagal orm roimh na tighean-bùird, agus mòran gealtachd roimh na tighean casgraidh, agus trìd m' aideachaidh 'na làthair dh'aontaich an duine cneasda leis na dh'iarr mi air, agus an latha 'phàidh e dheth sinn cha tugadh e dhomh aon sgillinn ruadh ann am làimh, ach thug e dhomh tarruing air a' *bhanca,* agus

an sin dhùblaich e suas le a làimh féin, 's chuir e ann an grunnd mo phòc'-uaireadair e, chum 's gu'm bitheadh e tearuinte, agus gu'm faighinn an t-airgiod cinnteach an uair a ruiginn Grianaig. Rinn an duine còir gach ni dheth so mar le gliocas na nathrach. B' e b' aobhar dha so a dheanadh air eagal gu'm biodh gillean sgiobalta a' bhaile-mhòir, sgiobairean nan tighean-casgraidh, a' gabhail fàth orm agus 'g am shlad do m' luach-saoithreach air son mo thuruis dhachaidh. Cha robh sreang na bogha air nach robh e mion-eòlach; agus a chionn gu'n d' earb mise mi féin ris an duin' uasal chòir ghabh e mòran curaim dhiom, 's an sin chuir e 'n stiùbhard leam gu ceann an rathaid-iaruinn chum m' fhaicinn sàbhailte air ceann mo thuruis do dh' Albainn. Rinn an stùibhard mar a dh' òrduich an sgiobair caoimhneil dhà; ach an déigh na h-uile ni 'rinneadh riumsa bha miann mo chridhe air deuran beag do dh' fhuil an t-sionnaich mu'n rachainn air bòrd, agus dh' iarr mi "h-aon" air an stiùbhard agus gun teagamh thug e dhomh e 's mheall mi uaithe dithist agus deuran beag anns a' bhotul. Ma chreideas tu mise cha ghleidheadh Ban-righinn Bhreatuinn a' choineal rium an uair a fhuair mi a dhà no tri do'n stuth chaothaich, uamharra a chaidh 'na lasan teine thar mo ruchain thioraim. Bu mhi féin a b' aon duin' ann an sin; oir cha robh cuimhne air na chaidh seachad. Bha mi mar laogh biadhta bhiodh air a' leigeil a mach á crò air na sràidean Lunnaineach, a' leumnaich 'sa damhsa, s' an uair eile a' tomhas an rathaid a null agus a nall; ach le spàirn rinn sinn a mach aite na h-ionnsramaid siubhail cuireanach agus leum mi air bòrd, 's chaidh spor a thoirt di gun dàil 's ghabh i'n t-achmhasan 's thàrr i as troimh ghlinn a's ghlacan a' séitrich 's a' rànaich, mar gu'm biodh i 'toirt rabhaidh dhomhsa agus a' 'g radh, "Ma sheasas mo shlàinte dhomhsa gu firinneach 's goirid gus am bi thusa aig ceann do thuruis," agus mar a thubhairt b' fhìor, fhuair mise ann an ùine ghoirid am ghlachdamh mo chéile chaomh agus mo chlann bheag ann an Grianaig far an d' fhàg mi iad. An uair a sheall mi air

mo bhana-chompanaich ghaoil a bha gu dichiollach glic a' toirt an teaghlaich bhig air an aghaidh ré na h-ùine bha mise air falbh, 'sa chunnaig mi mar a chinn mo leanabana gaolach bha iongantas cho mòr orm 's gu'n d' at mo chridhe an 'taobh a stigh dhiom le beò-thogradh gu bhi measarra, stuama, agus mar an t-each a bhreabas an talamh 's nach fhaic a chunnart, ach a ni uaill as a neart a dhol an co-dhail nam fear fo'n armaibh, bha mise 'g am dheanadh féin cinnteach gu'm buadhaichinn 's an àm so air a' chupan nimh', phuinnsinn le a chur fada o'm sealladh; ach mo thruaighe! bu ghoirid gus an d'fhuair mise mach gu'n robh "car eile an ruidhle bhodaich." 'S miann leam an ni a dheanamh cho soilleir 's as urrainnear cainnt a chur air. Ged a bhiodh ifrinn le 'uamhasan air a leigeil ris do'n mhisgeir fa chomhair a shùl, an uair a tha e tartmhor, agus a ràdh ris le Triath na tìre gu'm b'e sin a chuibhrionn agus 'aite còmhnuidh gu bràth nan òladh e deur tuilleadh do "àlach na poite-ruaidhe," cha mheasadh am misgeir gach ni dheth so ach mar sgeul faoin, agus ghlachdadh e 'chuach le a làn do shearbhachd 's dh' òladh e aisde gu 'grunnd. Bho so, a leughadair, faodaidh tu a thuigsinn gu 'm bheil ìota a' mhisgeir do chur an céill; agus 's e a's aobhar, gu'm bheil an seannduine ag iarraidh comhfhurtachd 'n uair a tha e seargadh agus a' lobhadh anns a' pheacadh.

Mo luchd-dùcha ionmhuinn, cha 'n 'eil Gliocas nèamh ag iarraidh oirnn dol a stigh do'n tigh-chasgraidh, far am bheil fear an aparain ghil na sheasamh air an stairsnich, le mhìog-shuil, a' tarruing a stigh chreutairean bochda mur a bha mise gu bhi air ar fàilteachadh le té a' churraichd dhuibh a tha 'n taobh a stigh do'n ghàrradhchriche. Gheibh thu ise 'n sin gu cathranach an uair a tha 'n seòl-mar' ann air son an iasgaich. 'S e their i'n sin, "*Come in John, this is a fine day,*" ach mu'n tigeadh deireadh a' chluiche 's e theireadh i, "*Go out of my house, Jack, you dirty fellow!*" an uair a chitheadh i nach robh tuilleadh r'a fhaotainn.

Cia mar a b' urrainn mise fois, no suaimhneas fhaotainn

do m' anam seargta, truagh, ann an cupan nam mallachd? Mar a bithinn cho eòlach air an cuir cha bhithinn cho deas gu labhairt; ach faodaidh e bith gu'm fosgail so do shùilean, a leughadair, agus an àite bhi 'cur saillean air poite nan òsdairean gur h-ann a bhios e dhuit na bheannachd agus na shonas. 'S iomad uair a chuir mise romham sgur dheth; agus gu sònruichte an uair so bha mi 'g am dheanadh féin neartmhor an aghaidh an stuth mhilltich, mharbhtaich, an domblas searbh a tha fàgail iomad mac maiseach gun mheas agus mhàthraichean bronach, deurach; oir mac misgeach cha d' rinn pàrantan subhach riamh, agus cha dean. Tha geur bharail agam air so a thaobh m' athar 's mo mhàthar féin a tha o cheann fhada 's an tigh a dh' òrduicheadh do na h-uile bheò agus aig an àm so a bhiodh na b' usa 'n criathradh nan cur air each; agus O! 's ioma uair troimh chùrsa mo bheatha a thàinig smuaintean cudthromach ann am aire a' sparradh orm gach uile choslas uilc a sheachnadh, agus na h-uile uair a bha mi 'g am dheanadh féin chò cinnteach 's a tha ghrian ann an àirde nan speur gu'm buadhachain anns na h-amannan so, ann an teis-meadhoin mo thògraidh gu bhi glic thigeadh mo sheana chompanach, Uilleam *Burns*, agus theireadh e, "Tuch, cha 'n 'eil thu a'd' *Theetotaler*, agus ged a bhitheadh féin faodaidh tu 'h-aon' a ghabhail. Thig a stigh an so agus théid mise 'n urras gu'm faigh thu stuth cho maith 'sa dh' fheuch thu riamh." Trid a bhi 'g am tharruing mar so bhuadhaich e orm, agus an sin rachadh-mid a stigh do'n tigh-chasgraidh làimh air làimh, a smuainteachadh gun a bheag 's am bith a ghabhail a dheanadh coire dhuinn. Thoisicheadh-mid le deuran beag an toiseach, agus nam biodh e searbh r'a chur thar ar sluganan theireadh gràdh-an-t-saoghail, "*Tak a wee drap o' Beer an' it 'ill sine it doun.*" Bha na h-uile ni ag oibreachadh le cheile, agus gle thric a thachair e gun rachadh an ith air an imlich 's chumadh fear-an-tighe an fhearas-chuideachd air a h-aghaidh le mòr chridhealas, gus an cluinneadh e na h-ìghnean 'g an sgrìobadh air grunnd a phòca, a tionndadh a mach a

chùine mu dheireadh, agus an sin theireadh e, "Tha 'n t-àm dhuibh a bhi 'g imeachd," agus chunnaig mi le m' shùilean e iomadach uair, mar falbhamaid a dheòin dh' fhalbhadhmaid a dh' aindeòin. A dh' aon fhocal "ghabhadh iad do m' chuid 's phronnadh iad mo chab."

Tha am misgeir bochd ann an cuan na beatha so mar long anns na h-uisgeachan domhain an déigh a h-aodach 's a stiùir a chall 's i air a luasgadh a null agus a nall leis an doinninn ghairbh, agus gun ni r'a fhaicinn ach na speuran dorcha os a ceann, agus an fhairge dhù-ghorm foipe, 'si fada, fada o thìr. Cha 'n 'eil neach air bith a chitheadh sealladh do'n luing anns an t-sruth so nach abradh gun robh i ann an cunnart mòr dol fodha agus sin gu brath gun teasraiginn. Nach lìonmhor iad a bheir am barail air na truaghain bhochda a tha 'g an toirt féin thairis eadar anam agus chorp do 'n stuth eagalach, a chasas a' bhrùid fhein fhiaclan ris nan tuiteadh dha a bhus a chur air gun fhios da. Mo thruaighe! tha sgòrnan a' mhisgeir mar an uaigh nach dubhairt riamh "is leòir e," agus 's e sin a' thug air-san nach urrainn breug a dheanamh a ràdh nach sealbhaich luchd misge rioghachd Dhé mar oighreachd. Ach fathasd cho fhada 's a tha beatha tha dòchas, uime sin bitheadhmaid fo dheadh mhisnich, mo bhràithrean, ged a chaidh sinn fad' air seachran o'n t-slighe tha Tighearna nèimh agus na talmhain ag ràdh ma thig sinn g'a ionnsaidh-san le aithreachas fìor agus an cupan mallaichte a chur fada uainn, gu'n toir e dhuinn a bhi 'g òl á cupan a ghaoil a chaisgeas gach ìota agus pathadh a dh' fhaodas a bhi oirnn an gleann nan deòir so; agus a thuilleadh air sin bheir e dhuinn dochas nam flaitheas, chum a's gu'm feith sinn le foighidinn r'a theachd-san; oir tha e 'tighinn gu luath agus cha dean e moille. 'S e so esan ris an dubhairt na daoine glic nam barail fein, caraid chìsmhaor agus pheacach. Cha b' ioghnadh ged a thubhairt iad e, ged nach b' ann le deadh rùn, agus 'se tha meudachadh a ghraidh do'n dream so gu'n toir iad a mach toradh iomchuidh an aithreachais, agus gu'm bi iad air an iompachadh bho an

lochdan agus gu'm bi am peacannan air an dubhadh a mach an uair a thig amannan fionnaireachd o làthair an Tighearna; agus an sin théid iad a stigh do rioghachd nèimh air thoiseach orrasan a tha do'n t-seorsa sin a tha glic 'n am barail fein, mar na sgrìobhaichean agus na Phairisich do réir focail an Tighearna.

# AN CEATHRAMH EARRANN.

---

Anns na h-earrannan a chaidh cheana sgriobhadh thug mi cunntas firinneach air na cruaidh-chàsan troimh 'n tàinig mi, agus tha mhiann orm a nis na bheil agam r'a ràdh a chuir sìos le mòr dhurachd mar gu'm bithinn a' bruidhinn ri m' luchd-dùcha aghaidh ri h-aghaidh. Riutsa tha meòrachadh na chaidh a ràdh o thoiseach gu ruige so theirinn gu'm faod e bith gu'm bheil mòran deth comh-fhreagradh do d' staid fein; agus ma tha theid mi na's faide air m'aghaidh gu bhi ga d' bhrosnachadh gu pilleadh bho na sligheanan fiara a dh' ionnsuidh am bheil do chridhe cealgach gad' tharruing. Tha iomad uamha air son dìdean do eunlaith fhaidhaich nam beann ann an cridhe 'chreutair a tha ann an staid nàduir, agus far am bi na cairbhean is ann an sin a chruinnicheas na h-iolairean agus reubaidh iad as a chéile na mhìrean e. 'S iad naimhdean an anama an eunlaith fhiadhaich so a tha gabhail iomad innleachd gu creutairean truagh mar a bha mise a tharruing a' thaoibh. Ged nach comasach e air greimeachadh air amhaich oirnn le làmhachas làidir agus ar tarruing a stigh do thigh na misg, tha càirdean aige a tha ro dhìleas a' sgaoileadh nan lìontan a tha esan a dealbh, agus mo thruaighe! 's lìonmhor truaghain bhochda 'tuiteam annta. Ged a dh' fhaodas luchd suidheachaidh nan lìontan airgiod agus òr a chàrnadh suas mar dhuslach cha bhi e dhoibh ach mar chonnadh mosgain a chum an losgadh anns a' bhreitheanas, agus 's e 's aobhar gum bheil glaodh nam banntrach agus nan dìleachdan a' dol suas an làthair Tighearna nan sluagh an aghaidh na droing a tha

suidheachadh an lìn agus a' cur a bhotail ri ceann am bràthar, 's a leigeil ris a lomnochdaidh. 'S e so an seòrsa da-rìreadh a tha 'nan aobhar thruais, a spùileas an comh-chreutairean agus an dà shùil ag amharc orra. Ma gheibh iad coire dhoibh cha bhi ach glaodhach air na maoir, agus tilgidh na maoir 's a phrìosan iad gu latha na cùirt, agus an àite an cuid fhaotainn air ais 's ann a théid deich no coig tasdain deug do dh' ùbhladh orra, agus mar bi iad comasach air an t-suim sin a phàigheadh gheibh iad deich latha fichead do'n phriosan a's fhaide stigh, far am bi iad air am beathachadh air na plaoisg, an uair a tha fear an tigh chasgraidh ag ionaltradh am measg nan cluaintean, agus 'g a shàsachadh fein air nithean sòghail na beatha so. Bha aig an duine shaibhir gach ni a shaoil e dheanadh feum dha, agus bha e air son buil mhaith a dheanadh dheth; ach mo thruaighe bha camadh 's a' chrannchur air nach robh fios aige-san an uair a thuirt e, "Anaim, ith, òl agus bi subhach, oir tha mòran do nithe maithe agad air an tasgaidh fa chomhair mhòran bhliadhachan," ach 's e thuirt Dia, "Amadain air an oidhche so féin iarrar t-anam uait, agus tha a' cheist air a cur nach deachaidh fhathast fhuasgladh, "Co dha tha thu trusadh nan nithe sin?"

Tha fios agus cinnt aig luchd nan tighean òsda gu'm bheil an oifig a tha iad a' leantuinn cronail, agus air an aobhar sin gu bheil fuil an comh-chreutairean air a smùideadh air an cuid thosgaidean, agus a' glaodhaich dìoghaltais o'n talamh an aghaidh an dream a tha 'g ràdh, "Latha eile fathast—latha eile agus bheir mi thairis do'n dòigh mhalairt a tha agam, ged nach biodh seòl air tighinn beò ach an seòl so cha lean mi na's fhaide e." 'S e so aideachadh na h-uil fear dhiubh an toiseach. Cha 'n ioghnadh ged a bhios uamhunn agus crith orra. Tha mòran diubh agus cha 'n 'eil bonn seasamh aca ann an argumaid ach so,—"Cha 'n 'eil mise 'g an tarruing a stigh gun taing, agus a thuilleadh air sin, mar toir mise dhoibh e bheir mo choimhnearsnach dhoibh e, agus mar sin tha mise 'saoilsinn nach 'eil coire air bith anns an ni

tha mi deanamh." O! dhuine, tha thu na's miosa na duine as a riaghailt. Cha 'n e dé tha thusa 'smuainteachadh ach dé tha Dia ag ràdh. Agus faodaidh tu a thoirt fainear ann an cùis an duine shaibhir nach iad ar smuaintean-ne a smuaintean-san; oir tha iad cho fada o chéile 's a tha nèamh agus talamh. Ma sheasas tu air na puingean sin a tha agad san amharc tha e gle choltach gu'n do chaill mi mo shaothair ort; ach leigidh mi leat, mar fosgail Dia do shùilean. Fhuair an duine saibhir bàs agus ann an ifrinn thog e suas a shùilean air dha bhi 'm piantan ro mhòr. N am biodh 'sibhse cheana ceangailte ri 'ur truaighean cha chuirinn-sa dragh air 'ur cluasan beadarach a sheirm nam briathran so m' ur tuaiream, "Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duin' eucorach a smuaintean, agus pilleadh iad ris an Tighearna agus nochdaidh e tròcair agus ri ar Dia-ne, oir bheir e maitheanas gu pailt." Ach 's ann an so a tha 'n call an uair a chuireas daoine na bagraidhean cruaidh a tha air an cumail a mach ann am facal an Tighearna an neo-shuim agus nach nàir leò a ràdh, "'S ann a dh' ionnsuidh an duin' ud agus an duin' ud eile tha na briathran sin air an cur. Ciod e mo ghnothachsa riu?" An uair a tha'n seòrsa dhaoine ris am bheil mi còmhradh 'g am fìrinneachadh féin, agus a' cur an t-saoghal g'a dhùlan agus ag ràdh, "Choimhead mi na h-aitheantan uile o m' oige, agus ciod a' chionta a's urrainnear a chur as mo leth?" Agus a sheasadh suas leis an Phairiseach agus a theireadh, "Buidheachas do Dhia nach 'eil mi mar dhaoin', eile no eadhon mar an cis-mhaor so." 'S e so iadsan a theid suas do thigh-aoraidh an Tighearna air latha naomh' na sàbaid, le eudann fada sagairt orra, 's a dh' fhanas beò ann an teine 's an uisge, 's a chumas suas am misneach air muir no air tìr, agus bidh facal aca an àm, co dhiubh a's ann am measg naomh no aingidh e. Tha daonnan an t-aodan cruaidh leotha, cia b'e taobh a theid iad, agus ni iad fhadhairt a fhreagairt do gach gne mhiotailt a thachras riu, co dhiubh a bhios e bog no cruaidh. Tha co liuthad deise aig an dream a thug mi air an aghaidh gu ruige so,

a fhreagairt gach aobhair, 's a tha aig an neas, a dh' atharraicheas a dath aig àm caochladh nan sìontan. Ach mo thruaighe! cha fhreagair aon do na deiseachan so aig a' bhàs, ni mò bhios iad nan dìon o'n stoirm agus o'n ghailinn eagallaich a shéideas anns a' bhreitheanas, latha mòr an uamhais anns am bi cridheachan dhaoine 'g an treigsinn. Bidh righrean agus daoine mòra, daoine saibhir agus àrd-cheanardan, 's daoine cumhachdach, agus gach tràill a stri ri iad féin fholach ann an uamhaibh agus ann creagaibh nam beann, agus a' glaodhaich ris na sléibhtean agus ris na creagaibh, "Tuitibh oirnne, agus folaichibh sinn o ghnùis an Tì a tha 'na shuidhe air an righ-chathair agus o fheirg an uain; oir thainig latha mòr fheirge-san agus co dh' fhaodas seasamh?" Na meall thusa thu féin, O! anaim, a tha gràdhachadh an t-saoghail agus a nithe truaillidh n'is mò na tha thu 'gràdhachadh an Fhir-shaoraidh a leig e bheatha sìos air do shon; agus cha'n e sin uile e, ach an uair a bha sliochd Adhaimh fo dhìteadh bàis, agus gad na croiche 'ga chur mu'n amhaich agus iad ionnan agus deas gu bhi air an tilgeil a sios do dh' ionad a' bhròin, far nach dealraich a' ghrian gu sìorruidh no gu bràth, ann an sin leum Criosd a stigh 'n ar n-àite agus shaor e sinn. Sibhse tha leughadh nan duileagan so ma tha 'ur n-inntinn làidir gu leòir chum breithneachadh smuaintichibh air a' chosamhlachd a leanas agus thugaibh fainear e le deadh aire, agus faodaidh e bhi na bhuannachd dhuibh.

'N am biodh neach air bith againn a tighinn a dh' ionnsaidh toll guail agus dol sa bhucaid a tha aig na gualadairean a dol sìos, sìos, sìos, an cridhe 'plosgartaich a' faicinn na gréine àghmhoir 'g a fàgail na dhéigh, agus solus an latha 'g a thréigsinn—a' sìor dhol sìos gun solus, gun soillse; agus an uair a bhiodh e aig ìochdar an tuill an ionsramaid a tharruing air a h-ais agus leigeil leis anns an dorcha. An uair a dh' fhàsadh a leithid sin do dhuine ocrach agus pàiteach, nach tugadh e mìle saoghal, nam bu leis iad, air son faotainn a mach as an t-slochd dhubh, dhorcha, anns nach do dhealraich riamh gnùis

na gréine. Dh' fhaodadh duine iochdmhor, tròcaireach, ceann ròpa leigeil sìos da chum greimeachadh air agus a tharruing a nìos, an déigh dha a chunnart fhaicinn; ach aon uair 's gu'm faigh am peacach truagh a bhinn cha bhi ath-leasachaidh ann; oir mar a thuiteas a' chraobh 's ann mar sin a luidheas i. Ach a nis tha rùm aithreachais againn mar nach robh aig Esau, ged a dh' iarr se e gu dùrachdach, le deuraibh, cha bu chomasach dha fhaotainn a chionn gu'n do reic e a chòir-bhreith air son aon ghreim bìdh. O! an uair a sheallas sibh mu'n cuairt duibh nach fhaic sibh mìltean do bhràithrean Esau ag imeachd feadh ar Sraidean gach latha sa' bhliadhna, a reic an anamanna agus an cuirp, agus a thug iad féin thairis gu buileach do dhia an t-saoghail chum an anamanan a shàsachadh le nithean nach fiù—nithean d' an tug mic mhaiseach Shìoin dubh ghrian, agus o'n teich iad mar a theicheas neach o losgadh na teine—a' toirt an cùl riù gun philleadh gu bràth tuilleadh d' an ionnsuidh; oir tha iad dhoibh mar dhomblas searbh, no mar thuiltean sgriosach a' toirt nam mìltean d' ar comh-chreutairenn a sìos gu seomraichean uaigneach a' bhàis, far nach 'eil maitheanas peacaidh air a thairgse gu bràth, no sùil ri tròcair, ach a' fulang gu truagh anns an ionad 's am bi gul agus gìosgan fhiacal, far nach bàsaich a' chnuimh, agus nach téid an teine as. O! nach tuigeadh daoine focal an Dé bheò agus fhìor, a tha air a sheulachadh le Spiorad Naomh nan gràs agus air a dheargadh le fuil na h-ìobairt luachmhoir a thugadh suas air sliabh Chalbhari, air son peacanna sliochd Adhaimh, agus ma rannsaicheas tu mach air do shon féin chi thu e co soilleir 's a's urrainnear cainnt a chur air, gu'n téid nèamh agus talamh thairis, ach aon lide do fhocal an Tighearna cha téid thairis a chaoidh gus am bi gach ni air a choi' lionadh,—co dhiù bheir sinne géill dha no nach tabhair, bidh sud mar sud, agus bidh so mar so. Iadsan a rinn maith gheibh iad an duais, agus 's e sin a bheatha mhaireannach anns na nèamhan àrda far nach inndrinn ni neo-ghlan an taobh a stigh d'a bhallachan, ann an sin cha bhi dorcha-

das oidhche idir, ni mò bhios feum air solus coinnle oir is e an t-Uan is solus ann. O! anaim, an do smuaintich thu, no an d' fhuair thu gealladh pòsda o'n Tighearna gu'n sealbhaich thu an talamh so mar oighreachd, agus nach ruig thu leas dol air imrich thar Iordain a' bhàis maille ris a' mhòr chomunn a thriall air an t-slighe docharaich air an do thriall Abel, a cheud fhear a chaidh thar an t-sruth, agus a leum thar an staing? 'S iomad muillean a lean a chos-cheumannan-san, agus leanaidh tusa agus mise iad mar an ceudna—agus feudaidh e bith luadh, agus feudaidh e bith mall; ach 's gnothach cho cinnteach e 'sa thàinig an latha 'n diugh gu'n tig an t-am sin a ni ar sgarachdain o thìr nam beò, agus o thalamh an aithreachais. Air an aobhar sin biodh ar leasraidh crioslaichte mu'n cuairt, agus ar lòchrain a' lasadh, oir an uair nach saoil sinn thig Mac an duine. Co dhiù a thig e moch 's a mhaduinn no air a' mheadhon-là cha 'n fhios duinn—trà feasgair, air a' mheadhon oidhche no air gairm choileach cha tuig sinn; ach tha aon ni a dh' fhaodas sinn a thuigsinn, gur h-e iad-san a gheibh e 'faire an doruis le 'n 'lòchrannaibh a' lasadh a théid a stigh maille ris a dh' ionnsuidh suipeir na bainnse; agus an dream a gheibh e 'n an codal fàgaidh e na dhéigh iad, 's an uair a thig iad a dh' ionnsuidh an doruis gheibh iad dùint' e; an sin glaodhaidh iad, "Fosgail duinne," ach 's i 'n fhreagairt a gheibh iad, "Imichibh uam, co as a ta sibh?" Their iadsan, "A Thighearna, a Thighearna, ann a t-ainmsa nach d' rinn sinn mòran mhiorbhuillean, 's nach do thilg sinn a mach deamhain, agus bha sinn làn chinnteach gu 'm faigheadhmaid na nithean a tha air an sgriobhadh anns an t-soisgeul, mar a fhuair na deisciobuill eile." Ach their esan riu, "Cha tàinig aon neach a stigh an so riamh 'na chodal, 's cha tig gu bràth; agus gheibh sibhse 'ur duais cho maith riusan a fhuair mise ri faire, agus 's i so 'ur duais-se, leaba phronnaisg agus doinionn gharbh, agus cha ruig sibh a leas sùil a bhi agaibh ri tròcair, oir rinn sibh dimeas oirre ann an latha tairgse nan gràs, agus a nis tha tròcair air 'ur culthaobh!"

## AN CUIGEAMH EARRANN.

---

Theid mi nis air m' aghaidh a leigeil ris an dòigh anns an robh mi iomad uair air mo riobadh anns na lìontan sgriosach a tha 'g an suidheachadh aig ochd uairean 's a' mhaduinn, agus a tha sgaoilte gu aon uair deug 's an oidhche, air son nan tràillean air bheag céill no cliù, mar bha mise, a ribeadh. Anns na h-uile ceum a chaidh mi riamh air seachran bhiodh daonnan companaich leam anns a' cheud dol a mach, a bhiodh a' comhairleachadh dhomh an nì ud 's an nì ud eile 'dheanamh; ach mo thruaghe! ged a bha mo chompanaich gu tric a' toirt domhsa chomhairlean eascàirdean cha robh iad cho dona ris an t-slaoightire bhradach a bha mi féin a ghnàth a' giùlan mu'n cuairt leam. Dh' fhàs mo bhràithrean cho fuar rium 's nach bruidhneadh iad 's na sràidean riumsa, Iain bochd. Chaill iad an dòchas gu tur do m' thaobh-sa, agus 'se bu reusan a chionn mi bhi fosgladh mo chridhe gu farsuing, fial do shaighdean teinteach an droch-spioraid, ni nach comasach do neach air bith a mhùchadh ach iadsan a tha air an armachadh le uile armachd Dhé; ach bha mise gun an armachd so. Bha mo chàirdean a ghnàth ag innseadh dhomh, agus bha mi féin 'ga fhaicinn gu'n robh mòran do dhaoine, sean agus òg a dol air imrich do bhaile an rìgh, agus gach aon a rachadh ann gun an comharr sin air nach aithnich neach ach an neach air am bi e, agus an trusgan rìomhach uime a dh' oibrich gràdh, gu'm biodh iad air an ceangal eadar lamhan agus chasan agus air an tilgeil a mach do'n dorchadas iomallach far am bheil gul agus gìosgan fhiacal, agus chunnaic

mi gu'm faodainn-sa a bhi 's an àireamh an ùine ghoirid mar a deanainn pilleadh o m' dhòighean mi-riaghailteach, agus an ullabheist choirbte a dh' fhàg mi cho lom rùisgte, agus a bha 'g agairt na h-uiread do chàirdeas rium, agus d'an tug mi fasgadh a's fàrdach ré aona-bliadhn' deug thar fhichead a thréigsinn, agus téicheadh a stigh do'n bhaile dhìdein gu'm bithinn air mo reubadh as a chéile 's air mo liodairt anns a' ghleann leis an ullabheist eagalaich. Ach cha tugainn gé.ll d'an còmhradh agus dheanain gàire magaidh orra, a' smuainteachadh gu'n tugainnse cùl ri maighstir cho eireachdail agus co farsuing 'an cainnt, 'sa gheall do neach àraidh roimhe so nan cromadh e sìos agus aoradh a thoirt dhasan, gum faigheadh e uile rioghachdan an domhain mar sheilbh. Do bhrìgh gu'n robh e cho fial le a gheallanaibh bha mise ag aoradh dha cho bitheanta 's a b' àill leis. A' smuainteachadh gu'm biodh cuid do'n t-saor thabhartas sin air a nasgadh dhomh féin bha mi anabarrach duilich a bhi 'cur cùl ris; ach bha ni éiginn a' dol feadh mo bhuaghan a bha brosnachadh mo nàduir gu bhi rannsachadh a mach gu mionaideach ciod an dàimh no an càirdeas 's an robh e dhomh, agus fhuair mi am mach nach b'e mhàin gu'n robh e 'na mhaighstir orm ach gu'n robh e mar an ceudna 'na athair dhomh. Ach an uair a mhothaich e mi a' fàs fuar ris cha robh e fada 'tionndadh a chòta agus thòisich e air snagartaich fhiacal, agus 'g am chur gu m' dhùlan. Bha mi faicinn gu'n robh gnothaichean a' dol a bhi tuilleadh a's cruaidh orm, 's thòisich mi air smuainteachadh gu'm b'e bhi sìobhalta b' fhearr dhomh, agus deanadh mar a rinn mi 's an àm a chaidh seachad. Ma bha e duineil roimhe so bha e deich uaire fichead na bu déine 'g am bhrosnachadh gu deuran beag a ghabhail do'n teine 's do'n phronnasg a tha na h-òsdairean a' deanamh suas air son nam misgeirean bochda. Agus air a' mhodh cheudna cha bhiodh nàir' air falbh a' m' chuideachd air moch maduinn latha na sàbaid, agus mar bithinn dìleas do gach cagar a chuireadh e am chluas, mar chù an òtraich chasadh e chairb, agus e smuaineach nach

D

b' fhiach dha bhi strì rium. B' e 'n t-aon àm am bith-eadh e toilichte an uair a bhithinnse am luidh an clais' an rathaid-mhòir, agus cha bhachdadh a nàire dha luidhe sìos leam; oir cha robh e dona mar sin idir. Ach bha aon droch phrionnspal aige, cha tug e riamh làmh air mo thogail ged a bhàsachain far am bithinn am luidhe. An sin thoisich mi air smuainteachadh mar so: ma bha e cho dlùth ann an càirdeas dhomh 'sa bha e tagradh gum bu chruaidh an cridhe bha aige bhi leigeil leamsa luidhe ann an clais an rathaid mhòir, 's gu bitheanta 's an òtrach. Bha e mòr, làidir, agus 's minic a thuirt mi rium fhéin ré nan aona bliadhn' deug 'ar fhichead a bha e fo m' chòmh-dach gu'm b'àill leam gu'm faighinn air falbh e; ach bha eagal orm bruidhinn ris féin aghaidh ri h-aghaidh, agus an gnothach a leigeil ris da; oir bha e cho gràdhach orm ma b'fhìor e fein le theangaidh mhilis. Bha e na athair iongantach, oir ged a chitheadh e fuil a chloinne a' smuid-readh air clachan a' chabhsair leis an daoraich cha'n fhaigheadh e coire dhoibh. Ged a dheanadh iad goid an diugh bhrosnachadh e iad gu mort am màireach. Tha e anns gach àm le 'chuid mac agus cha'n fhàg e idir iad ma dh' fhaodas e. Cha mhòr aithrichean a gheibh sibh cho déigheil air an cuid mac 's a bha e ormsa, agus e 'toirt cinnt' le barantas nach robh taobh a rachainn nach bitheadh e maille rium. Ann an Africa bha e leam, ann an Asia bha e dlùth, agus 'an Australia cha mhòr nach d' rinn e righ dhiom; ach feudaidh tu a thuigsinn ciod an seòrsa rìgh—rìgh nan tràillean, coltach ris an Abstol Pòl 'n uair a b' e *ceann-feadhna* na'm peacach. Ged a bha e cho fad' ann am chuideachd cha robh mi geur-eòl-ach air a dhòighean. Mheall e mi iomad uair cho fada 's a bha e na chomas—mheall eadhon gu ruig geatachan ifrinn, ach dhùin tròcair an dorus, agus cha d' fhuair mi stigh!

" 'S mor an dolaidh 's an diubhail
A bhi 'crùban fo spáig-san,
A tha 'teumadh gach dùil
A ni lùbadh d'a ghnâithean.

'S e fear nan cuilbheirt o thùs e,
'S tha e dùbailt na nadur,
Chaidh a chreach' 's cha b'e rún e,
'N uair chaidh an t ùbhladh a phàigheadh."

Thòisich mi air a bhi 'faicinn a' challdaich a bhiodh ann domh nan leanain a cheumanna-san. B' ann air feasgar Di-ciadain an t-ochdamh là deug do mhios mu dheireadh a' Gheamhraidh, 1860, a thainig a' chiad smuain da-rireadh ann am chridhe an duine làidir fhaotainn a mach as mo thigh. Bha mi cho fann dhiom fein, 's fios ro mhaith agam gun robh gob a' bhuilg san teine, 's nach robh atharrach a dhòigh air ach a' chuid a b' fhearr a dheanamh do'n chuid bu mhiosa. An uair a bha mi mar so ann an ioma-chomhairle chuimhnich mi gun robh Mac ann a cheannsaich an duine làidir a bh' ann am thigh; ach a chionn nach robh mi eòlach air bha eagal orm fios a chur 'g a ionnsaidh mu 'm staid mhuladaich, iseil, thràileil aig an uair so. Bha mise 'saoilsinn gu'n robh e fada air falbh; ach feuch! bha e na sheasamh aig an dorus 's a bualadh, agus ged a bha mise 'toirt oidheirp air an dorus fhosgladh bha gach ni a bha mi deanamh an dìomhain; oir sheas an duine làidir agus a dhruim ris an dorus gu daingean, agus bu dìomhain m' oidheirpean fannsa 's a' chùis. Chaidh an latha sin seachad le cùram 's thàinig an ath latha 's th' air leam gu'n robh mi coma co dhiù chuirinn a mach e no nach cuireadh, agus fhuair mi gnè do dh' fhois ann am inntinn air an latha sin, Di-daoirn. Thàinig an oidhche 's ghabh mi mu thàmh, ach cho luath 's a leag mi mo cheann air a' chluasaig thòisich smuaintean trom, domhain air éiridh an taobh a stigh dhiom, agus cadal no socair cha d' fhuair mise air an oidhche sin. Thàinig Disathairne, agus ma thàinig dh' fhairich mise eallach eagallach, agus dh' fhaodainn a ràdh le Càin gu'n robh e na bu truime na gu'm b' urrainn mi ghiùlan. Dhorchaidh mo shùilean, 's bha gach ni 'bha roimhe sin 'n a toilinntinn domh a nis air tionndadh gu gràinealachd, gu bròn agus briseadh cridhe dhomh.

Bha mi 'ga fhaicinn cho duaichnidh 's gu'n teichinn mìle as an rathad a sheachnadh duine air bith air an robh mi eòlach. Bha mi gun neart, gun treòir, ach air a shon so uile ged a b' ann le spàirn chruaidh chaidh mi air an fheasgar so a suas gu tigh-sgoil na h-Eaglaise Gaidhealaich an Grianaig a dh' éisdeachd litir 'g a leughadh a dh' fhàg caraid a's dlùithe na bràthair, a chaidh air chuairt car tamuil, agus rinn e innseadh mu'n d' fhalbh e, aon 's am bith a leughadh sa chreideadh na bha sgrìobhta 's an litir ged a bhitheadh iad am mullach nam meall ri naimhdean 's ri cumhachdan gu'm bitheadh e leò 's a bhlàr-chath; agus tha e 'toirt dearbhadh le barrantas cinnteach anns an litir, gur h-e fein a bhris amhach a bhàis, 's a phronn claigeann greannach an nà nhaid, agus a thilg ifrinn bun os ceann, 's a thug saorsa shìorruidh do na prìosanaich a bha 'n sàs, agus b'e so an Ti a bha dhith ormsa gun tachradh e rium. Bha mi gu toilichte ag éisdeachd na litreach 'g a leughadh gus an d' fhàs mi air bhall-chrith le h-eagal nach robh i fìor. An uair 'bha mise teagmhach mar so bha buille an dràsd 's a rithist a tighinn a dh' ionnsuidh an doruis; ach bha mise gun mhosgladh, agus an seann duine 'g am thulgan ann an creadhal a' pheacaidh; oir bha e fathast maille rium. Thàinig Disathairne agus bha mi fo eagal 's fo uamhas gun caillinn romham 's am dhéigh, 's cha robh fios agam ciod an taobh a thionndainn. Bha mi mar so fad an latha ann an cruaidh ghleachd spioraid, gun fhois a stigh no' m muigh. Ghabh an latha sin a chùrsa agus thainig am feasgar, 's bha mise air mo chuibhreachadh fo eallach trom a' pheacaidh mar a b' àbhaist, Smuainich mi dol a dh' eisdeachd na litir cheudna 'g a leughadh, a chuala mi roimhe agus dh' imich mi air an t-slighe, 's an sin smuainich mi air ùrnuigh a chur suas aig taobh an rathaid airson na ciad uaire riamh; agus an uair a chaidh mi air mo ghlùinean cha robh diog agam r' a ràdh. Cha robh ùrnuigh am bheul, ni mò a bha i ann am chridhe. Thug mi làmh air éiridh ach bha mi air mo theagasg fuireachd mar a bh' agam, agus theirinn, "A Dhia nan gràs tha mi 'fochaid ort! A

Thighearna gabh truas dhiom." Ach mu dheireadh thall si an ùrnuigh a thàinig o m' chridhe, agus a labhair mi le m' bheul, "O Thighearna Dhia uile chumhachdaich, neartaich mo ghàirdean a chum 's gu 'm bi mi comasach air claidheamh an Spioraid a ghlachdadh am làimh a ghleachd an aghaidh an t-saoghail, an diabhoil, agus na feòla." Cha luaithe labhair mi na briathran so, na dh' fhalbh an t-eallach 'sa leum mi air mo bhonn, agus dh' amhairc mi mu'n cuairt orm dh' fheuch an robh duine 'g am fhaicinn, agus thuirt mi, "Ma tha roimh bhlas rioghachd nèamh r'a fhaotainn air an talamh gun d' fhuair mis' e."

Chunnaic mi ghrian a's i 'g éiridh
Rinn na reultan a còmhlach,
Las a solus 's na speuran,
'S bha na nèamh' air an còmhdach
Le glòir agus urram,
'S bha na muillionan còmhla
As gach treubh agus cinneach
A' deothal sìneachan sòlais.

Thachair so air Disathairne, deich mionaidean an déigh seachd san oidhche. Chaidh mi air m' aghaidh a dh' ionnsnidh na coinneamh ùrnuigh, 's bha gach ni air caochladh ar leam a bha mi 'faicinn mu'n cuairt domh, gu sònruichte focal an Dé bheò a bha air a leughadh agus air a shearmonachadh. Bha e dhomhsa na bhiadh agus na dheoch. Sgaoil a choinneamh agus bu mhall leamsa a bha mo chasan 'g am ghiùlan dachaidh, a dh' innseadh do m' bhana-chompanaich mar a dh' éirich dhomh air an t-slighe, agus an t-aoibhneas a bha mi 'faireachduinn ann am anam—aoibhneas, bha mi 'smuaineachadh nach b' urrainn do chreutair fhaotainn air thalamh. Shuidh mi air an oidhche sin a' leughadh a' Bhiobuil gus mu dhà uair maduinn na Sàbaid: a saoilsinn na h-uile ni bhi ceart leag mi mo cheann ris an adhart, agus thòisich mi air a ràdh, "Och is duine truagh mi!" Bha iongantas orm agus an

toil-inntinn a bha mi sealbhachadh beagan ùine roimhe sin, 'g am dheanadh féin làn toilichte 's an t-suidheachadh s an robh mi an uair a mhothaich mi eallach trom a' pheacaidh air a thoirt air falbh; ach far an tòisich Dia air an obair ghlòirmhor cha sguir e gus an crìochnaich e i. Na dhéigh sin chaidil mi gu trom leis na smuaintean so am aire, agus 'se dhùisg mi aig leth-uair an déigh seachd uairean 'sa mhaduinn mo bhana-chompanach a' feòraich dhiom, Ciod a bha cearr orm, 'n uair a bha mi 'gearan roimh m' chadal? Thuirt mi rithe nach robh ni air bith a' cur orm, agus le sin a ràdh chaidil mi gus an robh e deich mionaidean an deigh ochd uairean latha na Sàbaid, an t-aona là-fichead do mhìos deireannach a' gheamhraidh, 1860, agus an sin dhùisg i mi, a' farraid ciod idir a bha 'cur dragh orm an uair a bha mi 'gearan cho goirt roimh m' chadal? agus mu'n d' fhuair mi freagradh a thoirt oirre 's e ghlaoidh mi gu cruaidh, "A Dhia dean tròcair ormsa tha 'm pheacach." Aig an am sin tha aobhar agam a chreidsinn gu'n d' fhuair mi maitheanas anns na h-uile ni a rinn mi riamh a chionn gu'n d' rinn mi iad trìd aineolais, ann am mi-chreideamh. A réir focal an Tighearna.

Tha nis mo chridhe fo iargain,
A' faicinn liontan 'g an sgaoileadh,
Sean a's òg air an riobadh,
'S iad na'n ciomaich fo dhaorsa;
'S aig meud mo ghràidh dhoibh da-rireadh
Tha mi 'g innseadh gu saor dhoibh
Meud an t sonais tha 'n Iosa,
Slànuighear rioghail chloinn-daoine.

O! molaidh mi ainm le comhsheirm bhuan,
'S e Criosd a thug buaidh 's gach gàbhadh,
'S e thug m' anam 'ga chluain,
'S aig meud a shonais gach uair
Tha mi liobhairt mar fhuair mi 'd laimh-sa

# LAOIDHEAN.

## ROIMH-RADH.

Air dhomh a nis bhi tòiseachd
Chum glòir an Ti is àird,
Ni mi chur an òrdugh
Mu'n dòigh a bha mi'm thràill;
Bha mi cho caoin shuarrach,
'S mi 'gluasad anns gach àm,
Gun smuaineachadh air tròcair
No mu'n dòruinn aig a' cheann

Bha mi air uairean gòrach,
'S mi'n còmhnuidh anns a' ghleann;
Bhi taoghal thaighean-òsda
'S e ghòraich 's motha th'ann;
Cha tugainn géill do m' chàirdean
A bha ghnàth ann an geall
Gu'm pillinn o mo ghòraich,
Ach mo dhòchas cha robh ann.

A nis cuiridh mi deoch làidir
Gu bràth fada uam,
'S cha taobh mi taighean-òsda
A dh'òl as a' chuaich,

Ach thig mi gu mo bhràthair
Is e Slànuighear nam buadh;
'S le neart a ghàirdean làidir
Bheir e tearuinte mi suas.

O dean mo theanga gheurachadh,
'S cuir i gu feum gun dàil,
A chum a' chùis a leughadh
Do chreutairean tha'n càs;
Agus is e mo dhòchas,
'N uair dh'éisdeas sibh mo dhàn,
Gu'n dean e 'ur brosnachadh,
A's solus thoirt a mhàin.

A nis innsidh mi gu firinneach
Gach ni tha ann am bheachd,
Mar tig thu thun an t-Slànuighear,
A tha 'g radhtuin, "Thig a steach
A dh'ionnsuidh mo shuaimhneis."
Mo thruaighe! h-uile neach
A dhiùltas le tàr e—
'G an sàrach, bidh am feasd.

O anaim nis gabh aithreachas,
'S na bi ni's faid' a'd' thràill,
An sàs aig dia an t-saoghail
Tha 'g ad' mhealladh h-uile là;
A's mu ni e do bhuannachd
Mo thruaighe thu gu bràth;
Do thilgeadh anns na lasraichean
Tha 'lasadh air gach làimh.

An sin bidh gìosgan fhiacal,
'S gu siorruidh gùl a's bròn;
Ga d' phianadh aig na diabholaibh,
Mar iasg air eibhlean beò:
'S mar tig thu thun an t-Slànuighir,
Is e Ard-righ na glòir,
Cha bhi agad àite tearuint
O gach deuchainn th'air do thòir.

A nis ni mi co-dhùnadh
Le cliù do'n Tì is àird:
Strìochdta air mo ghlùinibh,
'S ag ùrnuigh do ghnàth;
A' guidhe air son dhaoine,
'S a' glaodhaich riù gach là
Iad a philltinn o an dòighean,
'S an ceòl so chur an àird.

---

## IS MITHICH DHUINN DUSGADH.

O anam gun sòlas
Gur h-uamharr' an dòlas
Thu bhi d' shineadh san òtrach
Mar is beò thu a'd' thràill.
O dùisg 's na dean cadal,
O dùisg 's na dean cadal,
O dùisg 's na dean cadal
Ann an glacaibh do nàmhaid.

Dean sealltuinn gu beachdail
Cho olc 's a tha 'm peacadh;
Gach neach a ni 'chleachdadh,
Tha e 'n glacaibh a' bhàis.
O dùisg, &c.

Le fonn a's le caithream
Dean mosgladh o d' chadal;
'S le ùrnuigh a's tagradh
Gheibh thu'n glacaibh do bhràthar.
O dùisg, &c.

'So am brathair tha treun
A's cha dean e do thréigsinn
Air do shon chaidh a cheusadh
'S rinn e t' éiric a phàidheadh.
O dùisg, &c.

Tha na fiachan nis dùbailt
Air an diòl le mòr ùmhlachd
Do'n chroich rinn e lùbadh
'S be rùn-san am paidheadh.
O dùisg, &c.

Cha'n ann le nitheanan truaillidh
A tha'n t' anam air fhuasgladh
Ach le fuil phrìseil ro uasal
A bheir buaidh anns gach gàbhadh.
O dùisg, &c,

'S ann 's an fhuil so tha'n ìocshlaint
A's gach braon di is dìon i

Do gach aon gheill do Iosa
Mar an Righ 's mar an Slànuighear.
O dùisg, &c.

O dhuine dean saoithreach
C' arson a bhios tu air faontra?
Dean spàirn anns an t-saoghal
'S trid a ghaoil-san bidh tu tearuint'.
O dùisg, &c.

Tha ghaol-san gu fialaidh
Am measg dhaoine 'g a riarach',
'S gur h-e dhŭrachd sa mhiann-san
Gu'n iarraidh tu tràth e.
O dùisg, &c.

O éisdibh a dhaoine
Fuaim na gall-tromp a' glaodhaich,
A's teachdairean Fir-saoraidh
A' glaodhaich 's gach àite.
O dŭisg, &c.

O dhuine dean cabhag
'S na dean fuireachd ri t' fhallunn;
Ach thig a dh' ionnsuidh a' bhaile
'S bidh t' anamsa tearuint'.
O dùisg, &c.

'S e so baile na dìdein
Do gach creutair fo dhìteadh;
Is e Criosd am fìrean—
Rìgh nan rìgh anns na h-àrdaibh.
O dùisg, &c

'S e a ghaol a's a thoilsan
Gu'n deanadh daoine a mholadh
Le saoithreach 's deadh obair,
'S le togradh a ghràsan.
O dùisg, &c.

Tha nis doille air dô leursain
'S tha do chàil air do thréigsinn',
'S ma ni thu amharc gu geur air
Ni thu leum dh'ionnsuidh 'n t-Slànuighir.
O dùisg, &c.

O éirich 's dean mosgladh,
'S e mo mhiann bhi 'g ad' bhrosnach,
Trid leursain an fhocail
Mar a dh' fhosglas a' Ghàilig.
O dùisg, &c.

---

## CRUAIDH-GHLEACHD.

Cha'n urra mi fein
Gach ceum a leantuinn
Thug Iosa Mac Dhé,
An eiric peacaidh,
'S cha'n 'eil iad fo'n ghréin
Nam bu leur dhoibh fhaicinn
Nach geilleadh d'a reachdan 's d'a òrdugh.

Rinn mi gu ro dhàn',
Roimh'n fhàsach a leantuinn
Iosa ar Slànuighear
Thug a ghradh do pheacaich,
Nis thig sin gus a' ghàrr'
Far am b'àbhaist d'a chleachdainn
Bhi 'g ùrnuigh, 's ag aslachadh, 's e brònach.

Bha 'shùilean an áird
A ghnàth r'a Athair—
Gach cunnart is cràdh
Bha ghnath na aire;
Cha do ghéill e do Shàtan
'S cha d' fhàilnich a ghealladh,
'S bha ghràdh mar lasair an comhnuidh.

'S ioma là le saoith'ir
Rinn e glaodhaich r'a Athair
Air son peacan' an t-saoghail
Le braonaibh fola;
A' tuiteam air làr
'S 'ga shàrach le falus,
Le spàirn 's gleachd anama 's e brònach.

Bha copan fraoch feirge
Air a dhealbh fa chomhair
'S air sealltuinn d'a 'n àird
Thuirt e, "Athair ma's toil leat
Cuir seachad e'n dràsd
'S mi air mo chràdh ro dhona,
Ni h-e mo thoil-sa ach do thoil-sa biodh deanta."

Bha'n copan sin làn—
'S ann an gàradh Ghetsemani,
'S bha chridh' air a chràdh
'Se ghnàth a' feitheamh air,
Dh'ól se e'n àird
Ged bu chràiteach leis e,
'S cha d' fhàg e bheag dheth gun tràghadh.

Bha corruich a Dhia
Dol troi' chliabh 's troi' 'anam,
'S bha daoine gun chiall
'G a bhualadh 's ga sparradh;
Bha aigne ar Triath mar air sliabh
Bhruthach sleamhainn,
'S na diabhuil gun mheachain an sàs ann.

An sin ghlacadh an laimh
Air Slànuighear beannaicht,
'Se dhiteadh gu bàs
A bha 'n an àire;
'N sin fhuair iad gun dàil
An ni mar bu mhaith leò;
'S rinn a shàrach', 's a cheangal le còrdaibh.

O amhaircibh gun dàil
'N uair a dh' fhàg e'n tala,
A's ionnsramaid a' bhàis
Air a càradh air thairis;
Bha Leanabh an àigh
Air a shàrach' fo'n eallach,
'S e ghradh thug dh' ionnsaidh a bhròin e.

Le beachdachadh sùil
'S le lùbadh cridhe
'S le sealltuinn gu dlùth
Air a' chùis mar chithear,
Bho Chalbhari àrd
Tha ar slàinte 'tighinn,
'S bidh bràithrean a's fineachan tearuint.

Nis thog iad e suas,
Cluinnibh fuaim nan tarrunn,
'G an sparradh gu cruaidh
Na làmhan 's na chasan;
Rinn e éigheach gu cruaidh,
'S chaidh fhuaim feadh an talaimh,
"Mo Dhia, carson rinn thu m' fhàgail!"

An sin dhorchaidh an speur
A's reubadh an talamh,
Bha cumhachd nan neamh
Gu léir air an crathadh;
Bha seirbhisich Dhé
Air éiridh o'n talsmh,
'S thug sgeul mar a thachair an Sàlem.

'N uair a leag iad san ùir
Fear-iùil gach caidreamh,
'S aig duine san dùthaich
Cha robh sùil ri e charach';
Ach le cumhachd 's le buaidh
Chrith-ghluais an talamh,
'S bha 'n t-Uan air aiseag gu beò-shlaint

Tha sonas bith-bhuan
Aig sluagh air fhaghail
Trid nam peanasan cruaidh
Chaidh an t-Uan troi' air thalamh,
'S tha ghaol-san gun fhuarach
Do'n t-sluagh rinn e cheannach,
'S e shuas air deas lamh na mòrachd.

---

## ARD-IOLACH.

O! tòisicheamaid còmhlath
Air seinn ceòil le lan-aighir;
Le cridheachan deònach
Gu bhi glòrach an Athar,
Le tògradh beò
A' seinn ceòil ann ar n-anam;
'S bheir e dhachaidh gu glòir sinn,
'S bidh ar còmhnuidh 's na flaitheas.

Tha ar sùil ris an fhirinn
A labhair Criosd air an talamh,
Nach dean e ar dìobradh,
Ma bhios sinn dìleas d'a ghealladh.
O cuidich, a Righ, sinn
A's bidh sinn cinnteach gu'n tachair
Gach ni a labhradh sa' Bhiobull
A tha toirt cinn air a mhaitheas.

A ta do mhaitheas 's do thròcair
Mar aimhnichean mòr gun tràghadh
A's gach neach a ni òl dheth
Gheibh e eòlas air slàinte.
Ni e pathadh a chasgadh—
Tha an dealt o na h-àirdibh
'Sruthadh a mach o righ-chathair
An Tì tha tabhairt dhuinn slàinte.

Tha righ-chathair na Trianaid
Os ceann gach reusan a's sealladh,
Tha na h-ainglibh neo-chriochnach
Air an sgiathaibh mu choinneamh,
A' cur sgàil air an eudan
Bithean saor bho'n mhallachd;
'Sìor mholadh ar Dé-ne
A's gu siorruidh iad sona.

O! nach sona do'n àireamh
A tha sàbhailt air thalamh,
'S e Iosa ar Slànuighear
A thug o bhàs sinn gu beatha:
'S ma ni sinn na's fearr leis
Le gàirdeachas do labhairt
A bhi 'g òl á tobraichean slàinte
Tha dearr làn 's a' cur thairis.

Tha mìltean an tràth so
A tha 'g àiteach an talamh
A rinn òl as an lànachd
Tha 'nar Slànuighear beannaicht';

A's cha bhi iad air tràsgadh
'S na's fearr na céir-mheala
Spiorad Naomha nan gràsan
'G an sior shàsach' le 'mhaitheas.

Tha an Spiorad ro threun,
'S ni e gach geug agus droigheann
A spionadh a'm freumhan,
A's ni e àiteach san anam:
Ma bheir sibh ach géill da
Ni e féin ann an obair—
Obair slàinte ar Dé-ne
A leigheas gach creuchd agus galar.

Tha'n galar so tàrmaicht'
An sliochd Adhaimh air thalamh,
A's ma ni e ar cràdhadh
A ta slàinte anns a' ghealladh;
Tha an gealladh cho dlùth dhuit
Anns gach cùis ni thu amharc
'S gur meas thu na Iudas
Mar dean thu lùbadh gu h-ealamh.

A' chuilc bhriste cha bhrùth e,
Ach ni e 'dlùthadh 's a teannach,
Le faicill 's le cùram
Bidh e 'ga h-ùrach gach latha;
A's a' chaol smùid cha mhùch e
Ach 's e rùn i bhi 'gabhail;
A's mar lasair gu siùbhlach
Bidh an cliù aig an Athair.

Deanaibh aithreachas tràthail,
A mheud 's a tha gun am beanachd.
A's bheir e lòchran gràidh dhuibh
A ni dealrach san anam;
Cha dean uisge a bhàthadh,
'S an ola ghràsmhor a' gabhail,
'S e air fhadadh le'r Slànuighear,
An ti is àird air a' chathair.

---

## COMHAIRLE BRATHAIR AGUS GRADH CHRIOSD.

O! eirich suas 's dean cabhag luath
Thig dh' ionnsuidh an Uain tha uasal àrd,
A's cha bhi air gruaim 's a ghaol cho buan
Do dhaoine truagh d'an dual am bàs.

Tog suas do shùil, 's dean iarraidh dlùth
Tha ghaol 's a rùn mar dhriùchd o'n àird;
'S ma thig thu dlùth tha fear sa' chùirt
A' tagradh do chùis 's tha'n t-ùmhladh paight'.

Tha 'ghaol le bann do'n t-sluagh tha'n geall
Air an fhois tha ann aig ceann na crich;
'S ma thig thu bhràth'ir, do'n chuideachd àigh
Thig fois a's tàmh, thig gràdh a's sìth.

Air do leabaidh thaimh tha fear do ghràidh
Gad' dhìon le bàigh: gur càirdeil dlùth

An Tì a bha 'sa tha gach là
Ann an Sion àrd, 's gur gràdh a chliù.

O! seinnibh dàin a's salmaibh dha,
A's laoidhean gràidh, 's gu bràth cha diùlt
E togradh dàin o Spiorad gràis,
'S tha 'naomhachd àrd o's ceann gach dùil.

'S tu fear an gaoil 's cha tuig an saogh'l
Cia blasda aobhach sùgh do chainnt,
Tha milis blàth, 's do chaoimhneas làn
Do ghaol gu bràth dhoibh gus a' cheann.

Ged robh sinn dall tha samh-shùl ann—
Ged robh sinn mall 's a' call air cìth
Tha ola thlàth a's neart a's slàint
Ann am fear ar gràidh, 's ar Slànuighear, Criosd.

O! 's ioma ceum thug Criosd, Mac Dhé:
'S ann dha is leur ar feum 'n ar càs;
Ar cobhair tràth roimh àm a' bhàis,
'S le iochd a's gràdh thig slàint' o'n àird.

Tha cobhair dlùth a's dearbh an rùn
Tha 'g iarraidh dlùth le cliù gach là,
Tha sòlas ùr o Rìgh nan dùl
Air fadadh rùin teachd ciùin na làthair.

## BETHLEHEM.

O 's liomhor anns an t-saoghal so,
  Gun aobhar, no cion-fàth,
Ar nàimhdean air gach taobh dhinn,
  Air son do ghaoil gach là:
O 's beannuichte gu siorruidh
  An Triath air son a' ghràidh,
Gu'n do ghabh e nàdur dhaoine air
  Gu'r ceannach saor o'n bhàs.

Bha 'n saoghal gu léir fo dhìteadh,
  'S air chinnt' bu mhòr an call,
'N uair a ghabh ar Slànuighear, Criosda,
  An gniomh so os làimh,
Ar n-anam bochd a shaoradh
  Bho thonnan chaoire dearg,
'S nochd e sin do'n t-saoghal so
  A ghaol a bhi gun chearb.

Thug fàidhean fialuidh, fireanta,
  Roimh theachd an Ti sin sgeul,
Mu ghlòir Fear-saoraidh Israeil
  Bha tighinn gu chur an céill;
B'e gliocas Dhé da-rìreadh e,
  'S chomh-shìn e ris gach ceum,
Ged rugadh an stàbull ìosal e,
  Gu diblidh am Bethlehem.

Bu leanabh rìoghail, uasal e,
  Gun ghruaim air uchd a mhàthar.

'S bha armailt nèamh 'ga chuartach',
  Le iolach a's luath-ghàir,
Thoirt sgeula do na buachaillean,
  Gu'n d'fhuair iad fear thoirt slàint'
Do chinnich a's do threubhan,
  Ann am Bethlehem an àigh.

'S e ainglean naomh rinn luaidh air
  Do bhuachaillean an treud,
Thoirt sonas dhoibh san uair sin
  Mu'n d' fhuair iad bun an sgéil,
Na'n rachadh iad mu thuaiream,
  Gu'm faigheadh iad rùn an céill',
Na luidhe am prasaich ìosail,
  Air chinnt' ann am Bethlehem.

Le gradaig thriall na buachailean,
  'S bu mhall leò luathas a' cheum.
A' dearbhadh gach ni chuala iad
  Bho ainglean suairce Dhé;
'S bu shona dhoibh an uair anns
  An do ghluais iad anns a' cheum,
A dh'fhaicinn Chriosd, an Slànuighear,
  Bh'ann an stàbull Bhethlehem.

An sin chunnaic iad an t-oighre,
  'S bu bhoisgeil glòir a' ghnùis;
'S bha 'n solus fior air fhoillseach'
  Gu soilleir a' dealradh dlùth,
'S lionadh iad le h-aoibhneas,
  Toirt moladh, glòir, a's cliù

Do'n Leanabh naomh a b' àilidh,
B'e Ard-rìgh nan dùl.

Bha sgeula mòr an aoibhneis
Air fhoillseach' dhoibh gun dàil,
Gu'n d' rinn Fear-saoraidh 'rùnachadh
Le togradh meud a' ghràidh,
Siol Adhaimh a bha ro dhuaichnidh
A thogail suas an àird',
Ma chreideas iad mar dh'éirich
Am Bethlehem an àigh.

An sin dh'aithriseadh leis na buachailean,
Bha faire buair a's spréidh,
Mar chunnaic 's mar a chual iad
Am measg an t-sluaigh gu léir;
Gu'n robh an Leanabh uasal,
Rinn teachd a nuas o nèamh,
Air fhaotainn anns an stàbull
Le Màiri am Bethlehem.

---

## AN SAOGHAL CARACH.

A mhuinntir an t-saoghail,
Gur mòr a thug sibh do ghaol
Do nitheanaibh faoin 's cha tròcair;
A tha gun bhlas no gun sùgh,
Air a chleachdain 'n 'ur rùn
Bhi sasach 'ur sùil le sòlas.

So an sòlas tha faoin
A tha r'a fhaighinn san t-saoghal,
Ni 'ur ceangal ri aog a's dòruinn;
'S ni 'ur tarruing gu luath
A dh' ionnsuidh siorruidheachd bith-bhuan
Mar sguir sibh gu luath d' ur gòraich.

Air an t-saoghal tha truaigh,
A's glas a' cumail an t-sluaigh
An tìr airsneil air chuairt a's brònach;
A' sìor tharruing 'na dhéigh
Gach fear-misg is mi-bheus
Le miodal, le breug a's seòltachd.

Ged is milis an saoghal
Tha trom eallach air daoin'
'S cha'n fhairich luchd baoth 's faoin chòmhradh,
A tha 'cluiche gun tàmh
Le fear-casaid nam bràthar,
'S fear meallaidh sliochd Adhaimh, gu dòrainn.

Bidh an dòrainn gun cheann
'S cha bhi teasraiginn ann
Bho theine mhilltich nach gann 'g an ròsdadh,
Air an sparradh gun dàil
Dh'ionnsuidh cagailt a'bhàis
A's bidh crìoch gu bràth air an solas.

O! nach b' aithne do dhaoin'
An cuid mearachd san t-saogh'l,
'S cha bhiodh iad cho faoin no gòrach;

A' trusadh connaidh gun tàmh,
'S a taomadh ola gach là,
A ni lasadh a's bàs a thoirt còmhla.

Tha'm bàs orra teann.
'S ni e'n glacadh sa' ghleann,
'S bidh na donais 'nan deann an tòir orra;
'S cha 'n fhaigh iad mu sgaoil,
Ged bhiodh armailt an t-saoghail
Cur cath chum an saoradh o'n dòrainn.

Eadar chasan a's cheann
Theid an ceangal gu teann,
'S cha 'n 'eil coimeas no cainnt gu leòir ann;
A chuireas an céill
Na truaighean gu léir
Bhi an rioba na béisd tha seòlta.

Tha e deothal gach là
Sùgh a's aigne gach tràill
Tha an slighean a' bhais le dhòighean:
'Cur cagar 'n an cluais
'S 'g an séideadh a suas
Gu boile a's uabhar feòlmhor.

Bidh an t-uabhar so ann
Ged tha àireamh gun cheann
Measg tonnan a's fearg an còmhnaidh,
Ann an ifrinn tha shios
Air an glasadh gach linn
Gun chaochladh, gun sìth, 's gun tròcair.

Tha nis tròcair air chùil,
Oir cha b'e bha nan rùn
An àm iomairt nan dùirn aig bòrdaibh;
'S gu siorruidh 's gu bràth
Cha'n fhaic iad an là
A ni 'n sgaradh o chràdh 'so dhòruinn.

Ach a' fulang gu truagh
Anns na piantan bhios buan,
'S cha ghabhar dhiubh truas 'n an dòlas,
Bho nach do chreid ian an sgeul
A thug Iosa Mac Dhé
Mu pheanas, mu léirsgrios a's dòrainn.

Tha am peanas so ann
'S dean a chreidsinn na àm
Mu'n tig e na dheann, 's cha sòr e
Do ghlacadh 'na spàig
A's do tharruing gun dàil
Dh' ionnsaidh bhreitheamh tha 'g ràdh mar is beò e.

Nach toil leis do bhàs
Ach thu philltinn na thràth,
Oir tha maitheas a's gràs gu leoir aig;
'S ann an cùirtibh an Righ,
Ma ni thu aideachadh fior,
Thig sonas a's sith mar chòmhla.

Tha sonas bith-bhuan
Ann an Ard-righ nam buadh,
'S mar thein-athar aig luas roi' na neòlaibh.

Ni e tighinn a nuas
Agus gabhaidh e truas
Do'n chomunn a fhuair air eòlas.

So an comunn tha saor
A thug an cùl ris an t-saoghal,
Nach do tharruing a thaobh le 'shòlais;
Ach le Spiorad nan gràs
Tha iad caomhail a's blàth,
Is mo bheannachd le gradh do'n t-seòrs' ud.

---

## NA FIREANAN AGUS NA H-AINGIDH.

O! 's ioma latha cràiteach
Tha aig daoine anns an fhàsach,
Tha peacadh agus sàrach'
Gun tàmh no gun fhois,
'Gan leantuinn gu ro dhàna,
A's bheir e dh' ionnsuidh bàis iad,
Mar caisgear e le'r Slànuighear
Cha bhi tàmh dhoibh no clos.

Ged robh mi fein 's mo bhràithrean
Aig imeachd air na sràidean
Tha turra-chadal a's naire
Air tàrmach' san stochd;
'S cha'n éisd iad ri mo thàladh,
Ged labhras mi sa' Ghàilig

Chum am brosnachadh gu gràdhach,
  Gu slàint agus fois.

O! éisdibh ris an t-Slànuighear,
A pheathraichean 'sa bhràithrean,
Ciod a ta e 'g ràdhtuinn
  Mu sharachadh goirt;
'S ma tha sibh fo throm ualach
'S e fein a bheir dhuibh fuasgladh
Bho sparradh chrannaibh cruaidh
  'Rinn 'ur fuaigheal san olc.

Tha domblas agus searbhachd—
Tha aimhleas agus mearal'achd
Air a chumadh ann ar dealbh-ne,
  'S cha 'n fhalbh e d'a dheòin;
Ach ni e cinnteach sàbhailt
An t-anam an glaic Shàtain—
Is muladach do chàradh,
  Oir bàs 's e do dheòin.

Tha 'm bàs so na theann-ruith
A' siubhal troi' na gleanntan,
'S gach slighe dhìreach 's chàm
  Ni e amas ceann an ròid;
'S aig do chridhe ni e bualadh,
A's t-anam ni crith-ghluasad
Le eagal a's le uamhas,
  'S an truaighe air a thòir.

'N sin falbhaidh iad le cheile
Mar dhealanach sna speuran,

A's sùil gu bràth na dhéidh-san
  Cha leur dha aon àm;
Ach thig iad gus an àite—
'Se ifrinn a bhios cràiteach—
'S an sin an glacaibh Shàtain
  Am bàs bheir air làmh.

An sin bidh sgreadail chruaidh
A's 'bidh goiltean air a' chuan,
'S bidh tàirneanach a's truaighean
  A' bualadh air do cheann;
'S bidh an t-anam air a chruadhachadh,
A's griosach theine uamhasach,
A's pronnusg 'lasadh suas ann,
  'S mo thruaighe! do chall.

Nis cheannaich thu led' ghòraich
An ifrinn bhios 'ga d' ròsdadh,
'S cha ghabhadh tusa seòladh
  'N uair bha thu anns a' ghleann;
'S ged dh' innseadh dhuit na leòntan
Bha'n duine saibhir 'fòghlum
Cha chreideadh tu, 's mar sgleò leat,
  'S cha bhinn leat a' chainnt.

O! 's muladach an càradh
Bhios air peacaich 'n sin' 'g an sàrach',
Bidh a' chnuimh a chaoidh nach bàsaich
  'Gan cràdhadh 's 'gan lot;
Aig itheadh troimh an cnàmhan
Le cabhag dhian 's cha chnàmh iad—

'S mairg a dheanadh tàir air
  An t-slàinte tha bhos.

Truas no iochd gu bràth
'Cha nochdar do na tràillean
A dhearmaid tairgse slàinte,
  'S rinn tàir air an toil
Bha tighinn o na h-àrdaibh
O thogradh Spioraid ghràsmhoir;
'S gu cinnteach fhuair am bàs iad
  Na làmhan chum a thoil.

O! seinnibh nis a bhràithrean
An laodh so anns a' Ghàilig
Le togradh moladh ghràsan
  A' tàladh gach deòin,
Gus an rioghachd a tha do leursainn
'S e ionad còmhnaidh Dhé e,
'S e 'n Spiorad a bheir éisdeachd,
  'S a réiticheas gach ceò.

Nis criochnaichidh mi le ràdhtuinn,
Tha'n gaol sin gun fhàilneach
A thug Iosa do a bhràithrean
  A dh' fhàg e sa' ghleann;
Bithibh greimeil, duineil, càirdeil,
Gu gleachd an aghaidh Shàtain,
S r'a chuilbheirt ni sibh gàire,
  'S'ur gràdh air 'ur Ceann.

Tha ar n-aigne nis làn sòlais,
San fhuil sin a chaidh 'dhòrtadh
Tha 'n inntinn air a treòrach
  Gu beò-ùisge séimh:
Tha 'n t-anam air a chòmhdach
Fo sgéith an Ti thug còir dhuinn
Air tobar nighidh leòntan,
  'S a' ghlòir aige fein.

---

## EISDIBH LE AIRE.

Na peacaidh bhochd gu'r duilich iad
Bhi 'siubhal a's iad leònta,
An slighe chearr na tubaist
A dh'ionnsuidh slochd na dòbheirt:
Cha teagaisgear le duine iad,
'S ragmhuinealachd an dòighean;
A mheud 's a tha gun urras diubh
Tha mallachd 's fearg an tòir orra.

Tha beanntaibh siorruidh 'n t-sonais
Air an nochdadh dhoibh 's gach òrdugh;
Tha maitheas 's glòir nam flaitheas
Air a cheannach dhoibh le Mòr-fhear;
Ma thig iad dh'ionnsuidh 'bhaile so
Tha'n gealladh, mar is beò iad,
Gu'm faigh iad oighreachd mhaireannach
An rioghachd nach fannaich ceòl ann.

C'arson a nis a dh'fhanadh sibh
'S gun fhasgadh oirbh no còmhdach?
An slochd a' mhìruin chaidil sibh,
An glac' na nathrach dòbhaidh:
A's deòthlaidh i an anail uaibh,
'S cha dealaich i ri'r beò ruibh,
Mar tig sibh mach 's a' chamanaich
Gu tobar glanaidh leòntan.

O! éisdibhs' guidhe dhaoine,
Tha saoithreach' anns an dòchas
Gu'n impichear an saoghal
Bho a shlaodaireachd 's an òtrach;
Gu'm pill iad gus an taobh sin,
Mar laoigh, deas gu còmhail
A thoirt do Chaiptin Righ na cruinne,
Tha tighinn anns na neòltan.

A pheacaich bhochd th'air allaban
So an gealladh, 's gabh le deòin e,
'S cha chuirear seachad falamh thu,
Ma thig thu mar is còir dhuit,
Le ùrnuigh a's le tagradh,
'S le lotan nimhe, leònta,
A's gheibh thu saorsa 'n athghoirid,
A's leigheas o gach dòruinn.

Tha'n leaghas am fad 's am farsuingeachd
R'a fhaghainn aig gach seòrsa,
Aig luchd na misg 's na ragaireachd,
Aig breugairean 's luchd dò-bheirt,

Aig luchd na mionn 's nan tabaidean,
Bha carach ann an dòighean,
Nis a' seasamh suas chum glòir an Uain,
'S a' luaidh air meud a mhòrachd.

O, thig an dlùth's, le aithreachas,
Gu diong'alt' 's gheibh thu tearnadh,
'S aig meud do ghalair lobharaich
Tha cobhair dhuit a's slàinte;
Tha'n fhuil a dhòirteadh foghainteach
Air son do chreuchd a shlànach,
Ma chreideas tu san obair sin
A thagair Criosd, ar n-Ard-righ.

Na bacadh sionnach carach thu,
No leòmhan allta, làidir
Do thighinn a dh'ionnsuidh 'Charaid so
Is dìsle dhuit no bràthair;
A's gheibh thu neart do t'anam uaith'
Air feadh do ré 's do làithean,
'S aig ceann do chrìch' bidh agad-sa
R'a mhealtuinn sonas phàrais.

---

## IOMPAIDH.

Dheanainn iarraidh le deuraibh,
'S dheanainn lùbadh gu làr
Air son mo chàirdean 's mo luchd-dùthcha
Nach 'eil a' rùnachadh gràis;

A ta gun togradh, gun iarrtas,
'S a tha 'n an searganaich gach là,
A' dol 'n cadal do'n t-siorruidheachd
Fo throm iarguin a' bhàis.

O a dhuine ta sàruicht'
Na fàilnich san uair,
Dean greim air a' ghealladh
Nach caraich 's nach gluais,
Ged robh na nèamhan air an crathadh
'S an talamh air a luasg',
Gur h-i 'n stéidh sin, a' Charraig,
A gheibh do'n anam a' bhuaidh.

Tha buaidh, trìd na fola,
Air a tabhairt do'n t-sluagh,
A ni iarraidh gu h-ealamh
Dh'ionnsuidh bhaile tha shuas,
Tha am baile so fior-ghlan
'S gur rioghail a shluagh
A tha chòmhnuidh san rioghachd sin
Ann an Sion tha shuas.

'Na Shagart 's na Righ ann,
Tha Iosa am Fàidh,
'S rinn an t-Athair gu cinnteach
Gach ni thoirt 'na laimh;
Fear-riaghlaidh nan nèamh e
'Sa ghlòir gu léir e os àird:
Tha na h-ainglean dha 'sleuchdadh,
'S na naoimh gu léir le luath-ghàir'.

Bha na mìltean, deich mìltean,
A bha gle dhìblidh san fheòil,
Air an gearradh 'n am mìrean,
A's nach strìochdadh 's iad beò;
A fhuair an gealladh ro phrìseil,
'S a rinn an dìon aig a' mhòd,
'S ann do chomunn uasal an Righ iad
A tha gle chinnteach an glòir.

Tha a' ghlòir os cionn tomhais,
Tha an sonas gun cheann,
'S cha'n 'eil truaigh' ann no dolaidh,
Cha'n 'eil mallachd no call,
'S cha'n 'eil acras no tart ann,
No gealtachd roi' nàimh',
Ann an cùirtean nam flaitheas,
'S gur ro mhaith a' bhi ann.

Air son gach mulad a's àmhghar,
Air son gach cràdh agus bròn,
A rinn iad fhulang san fhàsach
Air son bhi'm fàbhar na còir,
Agus thug e 'na ghràdh dhoibh
Rioghachd am pàras na glòir;
'S moladh siorruidh gu bràth ann,
'S laoidhean 's dànaibh mar cheòl.

O! dhuine a tha 'n deis-làimh
Dean éisdeachd gun dàil
Ris an Spiorad ni réiteach
'S a ghleusas gach càil;

'S e 'ghabhas do chuid Iosa—
  Maitheas, fìreantachd, 's slàint',
'S a nochdas dhuine tha ìosal
  Glòir na Rioghachd tha gu h-àrd.

---

## GRADH CHRIOSD.

Gur h-e Iosa, Mac Dhé,
A thug dhuinn a' mhòr spéis
'N uair a bha sinn leinn féin
  'N ar reubalaich thruagh;
'S nach robh ni fo na flaitheas
Air an deanamaid tarruing,
Rinn ar Slànuighear beannaicht'
  Ar ceannach o'n truaigh.

Tha 'ghaol-san gun choimeas
Do dhaoine mi shona;
Ard-ainglean 'ga mholadh
  'S a' beachdach' gu dlùth,
Air maitheas na Trianaid
Do dhaoine mi-dhiadhaidh;
'S gur daoine gun chiall
  Nach iarradh tighinn dlùth.

'N uair a rugadh san stàbull
Ard-cheannard ar slàinte,
Bha Ioseph is Màiri
  Dha-san gle dhlùth;

Thàinig Reult o na h-àirdibh
A's dhealraich an t-àite.
'S rinn na buachaillean gàirdeachas
   'N uair a thuig iad a' chùis.

Cha luaithe thàinig an sgeula
A dh'ionnsuidh righ Herod
Na dh'òrduich e 'threun-fhir
   A dh 'éiridh gun dàil,
'Dhol a dh'ionnsuidh a' bhaile
San robh Iosa na luidhe
A dh'fhaicinn mar thachair,
   Chum a ghlacadh 'na thràth.

'N uair a chunnaic na druidhean
An t-Uan, am Fear-saoraidh,
Bha'n nàdur air caochladh,
   'S rinn iad aoradh gu luath;
'Toirt glòir agus moladh
Do Dhia tha ro thoileach
Gu'n dealradh a sholus
   An cridheachan sluaigh.

Gu'r h-e Criosd, am Fear-saoraidh,
Thug an solus do'n t-saoghal;
Cha do cheil e a ghaol-san
   Air daoine bochd, truagh:
O'n phrasaich 's troimh 'n fhàsach,
'S ann an deuchainean gàbhaidh,
Cha do ghearain e shàrach'
   Air son tèarnadh a shluaigh.

An sin thàinig an latha
'S bha Ios' air a tharruing
An làthair an Ard-shagairt
Gu cathair na cùirt;
'S 'n uair a chuir iad ris ceisdean
Cha do fhreagair e bheag dhiubh,
'S mar Uan e gun teagamh
'Na sheasamh gu ciùin.

An sin dh'éirich droch dhaoine
A's rinn iad na dh'fhaod iad,
Le toibheum a' glaodhaich,
"Beir uainn e gu luath:"
'G ràdh, "Ceus e, ceus,
Cha'n 'eil righ againn ach Ceasar,"
'S le builean bha breuna
Rinn iad leum air an Uan!

O! Athair na siorruidheachd
C'àit a nis bheil do reusan,
'Bhi 'faicinn t'Aon siorruidh
'Ga riasladh gu bàs?
Fo dhi-meas aig daoine
'S ga bhualadh san eudan,
'S gun neach air an t-saoghal
A' gabhail a phàirt.

O! seallaibh gu domhain
Air uamhas a' ghnothaich,
'S e ar peacannan mallaicht'
Thug Criosd gus a' chrann;

Le deamhain ga theumadh
'S naimhdean ga reubadh,
Le'n saighdean geura
  'S dhorch' an speur os an ceann.

'S 'n uair a thog iad an àird e
Cha do thréig e a chàirdean ;
Ann am piantan a' bhàis
  Bha a mhàthair dha dlùth,
'S air a chràdh na 'anam
'Fulang sparradh nan tarann
'Na làmhan 's na chasan,
  'S mar an canach a ghnùis.

An siu bhàsaich an Duine,
Fear-saoraidh nan uile,
'S gach braon da fhuil-san
  Chaidh a dhòrtadh gu lár;
So éifeachd na fola
Chaidh a thaomadh air thalamh
Chum air peacan' a ghlanadh
  'S ar ceannach o'n bhàs.

---

## AN SEANGAN.

O Bhealtuinn gu Samhainn
Tha seangan an làir
A' trusadh gach ni
Bhios na dhìth san droch là :

Gun leisg 's le mòr dhichioll
A' lionadh an àird
'Ionad còmhnuidh fo'n talamh,
'S e 'gharadh bhios blàth.

Tha 'n seangan ro ghleusda—
'Se ar feum 'thoirt fa'near—
Gu dìchiollach, grunndail,
'San t-samhradh 'bhios teith;
'S gur seòladh do'n òig' e,
'S do gach seòrsa fa leth;
Gu bhi tional an lòin
A bheir sòlas nach beag.

Thig dùlachd a' gheamhraidh,
'S ro ghrannda a shnuadh;
'S bidh do'n t-seangan an samhradh
An geamhradh air chruas,
A' gabhail do'n lànachd
Is fearr tha sa' bhruaich,
'S na dhìdean gu taingeil
O chranntachd an fhuachd.

Dean éiridh gu h-ealamh
Tha 'd chadal san eug,
'Rinn t-ionmhas air thalamh
A cheannach le breug;
Is Sàtan ga d' mhealladh
Gach latha 'na dhéigh;
Is ifrionn air thalamh
Gun bhi'n ceangal ri nèamh.

O! anaim tha falamh,
Cia fhad bhios tu'n ceò?
Thig dh'ionnsuidh na cathrach
Sam bheil sonas gu leòir
Do gach creutair air thalamh
Tha 'g iarraidh le 'dheòin
Gus na h-àiteachan falamh
A tha fathast an glòir.

Ma tha 'n leisg ort a' buadhach'
Gur truagh dhuit do chall,
Cuimhnich seangan a' chluarain
'S ni e suas thu air ball;
Is bheir e dhuit seòladh
Mar is còir dhuit na àm
A bhi 'gabhail do'n lòn
A bheir glòir aig a' cheann.

Tha an lòn so ri 'fhaghail
'Am fear-tagradh do chùis,
'S tha a stòr a' cur thairis
Trìd a mhaitheis 'sa rùin;
'S ma bhios tusa falamh
'S tu 'n coireach nach lùb
A dh'ionnsuidh an talaimh
Mar an seangan le d' rùn.

'Guidhe iompach' gu h-eallamh,
'S ath-cheannaich an uair,
A dh'imich le cabhaig
'S a chaidh seachad air chuairt,

Is gheibh thu ni maith leat
'S neart anama le buaidh,
'Se Meangan 'na ghealladh
Bheir t-anam gu 'chluain,

Tha am Meangan so sùghmhor
'S gur dlùth dhuinn 's gach ceum,
An leòmhan treubh Iudah
Tha 'dùsgadh nan ceud,
O lunndaireachd codail
'Sa' gabhail dha féin,
Sluagh millte le galar
'S e leigheas gach creuchd.

Ma tha an galar so ainneamh
Tha m' aithne-sa clìth,
'S ioma righ agus sagart
Nach d' fhalaich a spìd,
A's le barantas daingean
O'n teagasg 'thug Criosd
Ma thig thu le t-eallach
Gheibh t-anamsa sìth.

Bidh sonas gu bràth dhuit,
A's slàinte gach linn,
Agus cobhair o'n Ard-righ,
'Sa ghràdh dhuit air chinnt';
'S na seudan is àillidh
Tha'm pàiliun an Rìgh
Air a chleachdain ri d' nàdur
Ga d' thàladh gu mìn.

O! cuimhnich an tarruing
A theagaisg thu tràth,
'Dhol an cinnseal na h-obair
A thog thu an àird
Gu cùirt an àrd-shagairt
A thoirt t'anam na làimh,
A ni 'dhion o gach gaillionn
'So charachd an nàmh'.

Tha maitheas is siochaint,
Is fireantachd 's gràs,
San lànachd tha 'n Iosa
Is firinn an ràdh
Nach dean e ar dìobradh
'S toilinntinu gach là,
Mar an seangan gu dìblidh
Bi strìochdte do ghnàth.

O ghliocas a's reusan
Sior iarraibh gach tràth,
O ar bràthair tha siorruidh
'S e fialuidh mu 'ghràdh,
'S a bheannachdan rianail
Bheir ciall dhuinn gach là,
Hosanah gu siorruidh!
Molaibh Dia anns gach àit'.

O molaibh a's seinnibh,
Agus labhraibh mu 'ghràdh,
'S e lasas an teine
Le ceanal o'n àird;

'S na dhaingneach ro dhaingean
Troimh pheileir an nàmh,
Tha Criosda, ar Caraid,
'S e Carraig nan àl.

---

## BUACHAILLEAN AN ARD-RIGH.

Tha buachailean an Ard-righ
A' saoithreachadh sa' ghàradh,
'S is sgiamhach an àilleachd,
'S guth tàirneanaich an cainnt;
Air an neartachadh le 'ghràsan
'S a' tabhairt sgeul air slàinte,
Is bainne 's biadh do'n àl e
Tha sàraichte sa' ghleann.

Le ceanal 's briathran mìne,
'G am briodal leis an fhirinn
Tha milis, blasda, cinnteach,
'Sa bheir ioc-shlainte nach gann:
'S cha shocraich iad an inntinn
Air nithe talmhaidh, dìblidh,
'S e an uile chùram Criosd,
'Se is Righ os ar ceann.

Cha mheas iad cruaidh an saothair
Gach là a's oi'che glaodhaich

'Se an dòigh a ghabh Fear-saoraidh
  Air a chaoraich 'thoirt do'n chrò;
An soisgeul bhi ga sgaoileadh
Le teachdairean a ghaol-san,
Cha'n fhàg e iad air faontra
  'Sa ghaol dhoibh cho mòr.

Tha teachdair'n Iosa Criosd
Gu duineal, fearail, dìleas,
Tha brìgh is stéidh na firinn
  'G an lionadh 's gach àm;
Tha 'bheatha anns a' Bhiobull
Bheir sonas, fois a's sith dhoibh;
'S ro bhlasda glòir na rioghachd sin
  Tha cinnteach os ar ceann.

'Se dreuchd an spioraid ghràsmhoir
Na caoraich bhochda àrach,
'S an fhuil thug buaidh 's gach àite
  A chàradh gu teann;
'S a' gabhail as an lànachd
Tha an saibhlean glòir' an Ard-Righ,
'G an neartachadh gu màgaran
  'S 'g an sàsachadh 's gach àm.

Cha'n fhaca sùil tha beò e,
'S cha tuig an inntinn fheòlmhor,
An sonas tha air òrdach'
  Do gach seòrsa do'n treud;
Tha 'n Comhfhurtair an còmhnuidh
'Toirt beatha dhoibhs' tha leònta.

Is biadh 's is deoch a ghlòir-san
'S ga'n treòrach gu nèamh.

Na teachdairean tha seòlta
'S 'g ar teagasg anns gach òrdugh,
Tha ainglean Righ na glòire
'G an còmhlach' 's gach àm;
'S an Spiorad Naomh ni'n còmhnadh
'Toirt choimeasan 's gach dòigh dhoibh,
Bhi 'g altrom chaorach brònach
Tha deòrach 's ann am fanng.

'N uair thig iad stigh fo'n chòmhdach,
Na caoraich bhochda, bhrònach,
Bidh fasgadh ann a's dòigh orr'
Le òrdugh Mhic Dhé;
Bidh ar n-Athair siorruidh 'n còmhnuidh
Le 'Spiorad Naomh 'g an treòrach'
Gu faicleach air a' chòmhnard
Gu beò uisge seimh.

---

## RABHADH AN AM.

O! mosglaibh a's gluaisibh
As 'ur suain, 'tha 'n ur cadal,
'S éisdibh ùrnuigh nan truaghan
Tha 'g éigheach suas ris an Athair,

'S a' toirt rabhadh do threubhan
Tha 'n slighe na léirsgrios air thalamh,
Ma gheibh breitheanas 's bàs iad
Bidh an càradh do-labhairt.

O! seallaibh mu'n cuairt duibh,
'S faicibh na truaighean tha tighinn;
Tha an cupan 'g a ghluasad
'S am bheil na cruadail a chithear,
Air an talamh a' taomadh,
'S cha bhi saors o'n mhilleadh;
Bidh na saoghail 'n an caoraibh,
'S cha 'n ann gun aobhar a bhitheas.

'S e sin an latha bhios cruaidh ort,
Ni do ghluasad o'n talamh,
A's gràisg na h-ifrinn, 'tha duaichni,
Mu'n cuairt ort ga d' theannadh,
A's cha'n fhàilnich gu bràth
An geimhlibh làidir mu t'amhaich,
Air do thilgeil 's an àmhuinn,
A's slabhraidh 'n nàmhaid ga d' cheangal.

Bidh an cuan troimhe chéile,
A' sìor bheucaich, 's a rànaich,
'S crith-ghoil air 'g a luasgadh,
A' liobhairt thruaghan bha bàite,
Ann an glacaibh na cruadail
An dream bha suarrach mu 'ghràs-san,
'S an dream a raoghnaich 'm Fear-saoraidh
'S e latha 'n saorsa gu bràth e.

Bidh gach ni mar is còir dha,
'S théid an t-òrdugh thoirt seachad;
Sluagh na cruinne mar chòmhla,
Aig a' mhòd iad a thachairt,
'S bidh gach sean agus òg ann
Bha riabh 's an fheòil air an cleachduinn:
Cuid diubh tùrsach a's brònach,
'S an t-eallach mòr orra, 'm peacadh.

'S e sin latha an dearbhaidh
A bhuineas garbh ris gach anam,
A rinn fochaid a's tàr
Air tairgs' nan gràs air an talamh:
Chithear an sin iad 'g an cràdhadh,
'S an cridh' a' fàilneach' fo'n eallach,
'S cha bhi ni a ni 'n tearnadh
Bho theine ghàbhaidh 'n dubh-aigein.

O! fosgail fallain do chluasan,
'S cluinn an fhuaim tha 's an athar,
Guth tàirneinich cho cruaidh ris
Riamh cha chualas air thalamh;
'S e breitheanas eaglach an uamhais
Fearg an Uain a's e gabhail,
'S na nèamhan teichidh mar sgàile,
A's 'na làthair cha 'n fhan iad.

Ach c'àit' an teich thu 'tha rùisgte?
No c'àit' an cùirnich thu t'fhallas?
'N uair théid an talamh 'n a smùidean
Le corruich dhùbailte 'n Athar;

'S ged a ni thu, le dùrachd,
Sgreadail, ùrnuigh, a's tagradh,
O! cha 'n fhaigh thu tighinn dlùth dha
O'n chuir thu cùl ris air thalamh.

Ach ma fhuair thusa slàinte,
'S tu'n staid gràis air an talamh,
Ciod a chuireas an tràs ort?
Saighdean an nàmhaid cha ghon thu,
Ged is minic a bha iad
'N an dealgan sàitht' ann a t'anam,
Cha bhi an cumhachd san là sin
Ach mar sgàile théid seachad.

O! amhairc co òirdhearc
'S a tha 'm breitheamh mòr air a' chathair,
Cha bhi reul anns na neòil
Nach tig gu còmhnuidh a ghabhail
Fo d' sgiath-sa thug còir dhoibh
Air a' ghlòir bhi 'g a caitheamh,
Gus am bi corruich Iehòbha
Air a dòrtadh air thalamh.

Théid an trompaid a shéideadh
Le aingeal Dhé anns na flaitheas,
Srachdaidh a chumhachd na speuran,
'S cluinnidh gach creutair a chaithream;
A's na mairbh ni iad gluasad
As na h-uaighean le cabhaig,
'S a mheud sa cheannaich an t-Uan diubh,
Théid iad a suas chum an Athar.

Thig an sluagh sin tha fireant'
An làthair an Righ sin tha uasal,
A's le fàilte gun mhiothlachd
Bheir e cinnteach an duais dhaibh,
A chionn gu'n d' chreid iad an fhirinn
Ni glòir na rioghachd sin an cuartach',
Bidh an sòlas gu siorruidh
O's cionn gach riasan a smuaineach.

Bidh an sonas gun iarguin
Shuas gu siorruidh 's na flaitheis,
A's glòir an athar 'g a lìonadh,
'S an solus fiorghlan a' gabhail;
'S comunn dearbhta da-rìreadh,
A's gheibh iad siochaint le beannachd,
A's saibhreas lànachd na rioghachd sin
Air deas-làimh Chriosd a's an Athar.

An sin bidh sonas nan nèamhan
Achd' gu léir air a mhealtuinn,
Aig an dream a thug spéis
Do ghuth Dhé 's rinn a chleachduinn,
Agus thig iad 'n an déigh-san
Luchd-braid, luchd-bhreug, agus tailcuis,
A's am misgeir féin-spéiseil,
'S am mortair breun a's luchd-carachd.

Thig na mortairean air òrdugh
'A Bhreitheimh mhòir air a' chathair,
A's an fhuil air an dòrnaibh
Rinn iad a dhòrtadh air thalamh;

Thig luchd-misg a's luchd-dòbheirt,
A's gach seòrsa tha salach,
Chum am binn fhaotainn còmhla
Aig a' mhòd gach uil' anam.

O! truaighean nan truaighean,
Is truagh e gu buileach,
A bhi faicinn nan truaghan
Tàireil, duaichnidh, gun urram,
'S an coguis na griosaich,
'S an t-eallach spìdeil mu'm muineil,
A bheir gu h-ealamh a sìos iad
Gu doimhneachd shiorruidh a' mhulaid.

Glaoidhidh am Breitheimh 'n sin sàmhchair,
'S bidh e dha mar is maith leis,
'S cha bhi deamhan 'na làthair,
No nàmhaid nach criothnaich,
'N uair a chi iad an t-Ard-righ
'S a làmh air an leabhar—
'S e leabhar cuimhne gach àil e
A thig san là sin mu 'choinneamh.

Théid an leabhar sin fhuasgladh
Leis an Uan chaidh a mharbhadh,
A's seasaidh ainglean mu chuairt-san—
Armailt sluaigh a dheis-làimhe;
'S do na fìreana còire
Bheir e an dòrlach 'n an làimh dhoibh,
Crùn glòire bhios uasal,
'S e an duais rinn e 'ghealltuinn.

Seallaidh am Breitheamh mu'n cuairt
Air na gobhair thruagh air a leas-làimh,
A's le colg a bhios uamharr'
Gach alt 'n am buaghan ni creisneach';
'S mu'n dean iad amharc mu'n cuairt doibh
Bidh an truaigh' air a nasgadh,
'S tonn-ghoil air an cuartach'
Bheir gu luath iad air astar.

Labhraidh Ceartas da-rìreadh,
So a' bhinn thig a mach orr',
"Sibhse, an sluagh bha neo-dhìleas,
'S nach deanadh strìochdadh do m' reachdan,
Bho nach do chreid sibh an fhirinn
'S an robh gach ni air a dheacadh,
Bidh 'ur cuibhrionn gu siorruidh
An teine fhiadhaich 's ro chaiteach."

Ni iad amharc a suas air,
'S am bàs air fhuaigheal 'n an anam,
Dh'fheuch an toir e dhoibh fuasgladh
Bho chudthrom uamhais an eallaich,
'S e their e, "Imichibh uamsa,"
'S crith ghluaisidh an t-athar—
'S fheudar triall air an uair sin
A dh'ionnsuidh truaighean do-labhairt.

Faic an coslas tha duaichni,
A's seall a' ghruaim th'air am maluidh,
Sruithean teine 'g an gualadh,
'S gach buaigh air gluasad 'n an anam;

Fearg a's corruich mu'n tuaiream
A' lasadh suas ann am ballaibh,
'S bidh gu siorruidh 's gu bràth
An teine gun bhàthadh 's e 'gabhail.

Chi iad Mamon an àraisg,
A thilg le gamhlas gach saighead,
Ged bu chàirdeil o thùs e
'S e bha 'n a rùn-san am mealladh.
A's bho na rinn thu dha lùbadh
Gheibh thu dùbailt' an ceannach,
An teine caithteach nach mùchar,
A's bidh cùl ris gach maitheas.

Faic an t-eagal 's an t-uamhas
Bhios air na truaghain ud uile,
'S eallach bàis thar an gualainn,
A's mallachd 's truaighean 'n an cuideachd;
'S ni iad falbh mar is dual dòibh
Dh'ionnsuidh bruachan shlochd tuiridh,
An sin bidh gìosgan air fiaclan,
'S bròn gun chrioch ann a's mulad.

Seasaidh 'n dorus na siorruidheachd
A' casadh fhiaclan, Mamon,
A' feitheamh gach creutair a riaraich
E riamh an staid nàduir;
'S 'n uair a gheibh e 'n a rian iad
Bheir e an diol dhobh 'g an sàsach—
Sruithean pronnaisg gun chrioch dhoibh
'S e fearg an Dia is ro àirde.

Théid na dorsan a dhùnadh,
'S bidh an cùl ris gach sòlas,
'S air an ceangal r'a chéile,
Glaist' an geimhlibh na dò-bheirt;
A' chnuimh nach bàsaich 'g am pianadh,
Fearg an Triath 'g an sìor ròsdadh,
'S an ceann mhìltean do bhliadhnaibh
Mar a chiad lath' air tòiseachd!

---

## AN SOLUS FIOR.

O! 'ghrian tha boilsgeadh am marbh na h-oidhche
'Toirt solus soillseach do na h-uile neach,
A tha le umhlachd ag iarrraidh stiùradh
O Righ nan dùl gur a dlùth dhoibh neart;
Ma tha 'n dall gun leursain cha choir an ghréin e,
Tha 'solus féin aic' gach ceum a' triall,
'Toirt solus àluinn do dhaoine sàruicht'
'Tha'n slighe na slàint' 'sa thug an gràdh do'n Triath.

Tha 'ghrian ro ghlòrmhor os ceann gach eòlais,
A's dearbhaidh Pòl e sna h-uile ceum—
A fhuair an t-òrdugh o shluagh gun eòlas
Gu daoine òidheirc a chur an greim;
Air an t-slighe thriall e gun iochd, gun riaghailt,
'S am barantas fiadhaich aige na làimh,
'S an solus dhealraich, 'se Ghrian is àillidh
'Rinn teachd o'n àirde, 'se 'ghràdh a bh'ann.

Tha Grian na fireanutachd a' dealradh cinnteach,
'Se is seadh do'n Bhiobull o cheann gu ceann;
Bithibh tairis, dìleas, gun cheilg no mi-rùn,
'S bheir an solus fior so 'ur sìth 'na àm,
Na reultan fior-ghlan tha 'dealradh cinnteach
Tha 'toirt an ìocshlaint 's am brìgh 's gach àm,
O ar Slànuighear rioghail, 'se Iosa Criosd e,
'S gur beatha gach linn e a's sìth gun cheann.

Bu tùrsach Màiri glè mhoch sa ghàradh
'S an robh an Slànuighear a b' àilidh snuadh
Air a leagail ìosal san duslach dhìblidh,
A's fois no sìth dhi cha robh aon uair;
Le fàsgadh làmhan, 's a' bròn ro chràiteach
Ag iarraidh a h-Ard-righ bha'n tàmh 's an ùir,
Na h-aingle 'b'àirde cha robh chum stàth dhi
Ach fear a gràidh is e bha 'na rùn.

Cha robh fois no tàmh dhi air feadh a' ghàraidh,
Bha 'cridhe cràiteach 's i 'sileadh dheur;
'S a sùil a ghnàth anns an àit' a dh'adhlaic iad
Fear a gràidh-se d'an d' thug i spéis,
'S air sealltuinn dlùth dhi bha'n àrach rùisgte
'S e 'n uaigh bha dùbailt' air a dùnadh teann,
'S le cumhachd umharr chaidh a' chlach a ghluasad,
Air falbh o 'bruachan 's cha robh 'luaidh-se ann.

B'e 'n sgeul bha éibhinn thug aingle Dhé dhi
Gu'n robh Criosd air éiridh, 's b' e ar feum san àm;
Cha do thuig i 'n sgeul ach gu brònach, deurach,
'S gun ni fo 'n ghréin dheanadh feum d'a call.

Tha stéidh na firinn—an soisgeul prìseil—
'Toirt dearbhadh cinnteach air cor nam mnai,
A bha le dichioll ag iarraidh siochaint,
An sin labhair Criosd 's thàinig sìth air ball.

An sin sgaoil an ceò a rinn Muire 'chòmhdach,
B' i 'Grian na glòir air a dòrtadh 'steach
Gu a cridhe cràiteach a bha gu sgàineadh,
So bhròn gu gàire bha 'slàinte air teachd;
O deasaich tràthail do thoil 's do nàdur,
A's thig mar Mhàiri gle mhoch do'n uaigh,
'S a' Ghrian o'n àirde ni ortsa dealradh,
Bheir fois gu bràth dhuit nach toirear uait.

---

## SGEUL AOIBHNEACH NA SLAINTE.

'Se sgeul an àigh e
Tha 'n tràs' r'a luaidh,
Is fior an ràdh e
Tha measg an t-sluaigh,
Gu'n d'thainig Slànuighear
Thoirt saors' o'n bhàs dhuinn
O'na thuislich Adhamh—
O'na thuislich Adhamh,
Mar thràilean bha sinn truagh

'S tu Righ nan righrean
A's Dia na glòir,

A dhealraich cinnteach
A'd' Reul san fheòil,
A's grian nan speuran
Cha toir an leursain
Bheir focal Dé dhuinn—
Bheir focal Dé dhuinn
Air mais' a's meud do ghlòir.

'S e Fear-saoraidh Israeil
An Ti thug buaidh,
An Leanabh Rioghail
Air nach fhacas gruaim,
A rugadh iosal
An stàbull dìblidh;
Fear gràidh ar sinnsear'—
Fear gràidh ar sinnsear'
A dh'éirich dhuinn a suas

'N uair bha sinn dìblidh
'S air beul na bruaich,
Gun àite dìdein
O bhròn 'so thruaigh.
Rinn gaol neo-chriochnach
Ar ceannach uaith';
'S e ar Slànuighear, Iosa—
'S e ar Slànuighear, Iosa
'Thug dioladh 's phàigh e 'n luach.

Tha dorsa siorruidh
Nam flaitheas àrd
Nis fosgailt', fialaidh

Air bannaibh gràidh:
Trid gràis tha saorsa
Aig cloinn nan daoine;
Is ro mhath bhi 'saoithreach'—
Is ro mhaith bhi daonnan
A' glaodhach air son gràis.

Tha Criosd air àrdach'
Gu h-àrd an glòir!
Tha Criosd air àrdach
Gu àgh ro mhòr,
'S na h-ainglean àrda
Chuir sgàil d' an deòin
Air an aghaidh mhàlta—
Air an aghaidh mhàlta,
Le'n sgiath'n 'sa snàmh an glòir.

O gloir nan nèamhan
Air a leud 's air fad,
'S na naoimh a' gleusadh
An teud gun stad;
Bidh Peadar 's Pol
A's an t-Abstol Eoin ann
A' seinn nan òran—
A' sior sheinn nan òran,
A's gach seors' a fhuair a steach.

Bidh leanabain chìch' ann
Gu dich'lach dàn',
A' seinn gu finealt
Le moladh àrd,

A thoirt cliù do'n Ti sin
A bha 'sa ta,
Air a' chathair rioghal—
Air a' chathair rioghail,
'S gun cheann no crioch tha 'ghràdh.

---

## SAIGHDEAR A' CHROINN-CHEUSAIDH.

Faic an saighdear fo éideadh
Gu calmarra treun anns a' bhlàr,
A' giùlan armachd Mhic Dhé,
'S a chlaidheamh ro gheur ann a làimh;
'S neart a's comas gun tréigsinn dha
Air aisegead o chéile 's na h-àrd,
'S gheibh e buaidh anns gach cruadail,
'S gach nàmhaid ni e bhualadh gu làr.

Tha a nàimhdean ro lìonmhor,
Tha'n àireamh thar mìle gach là;
'S tha iad teòma 'n an gnìomharran,
'S an saighdean làn innleachdan bàis;
Ach do'n t-saighdear tha dìleas
Tha neart neo-chrìochnach a làthair,
'S bheir e dùlan d'an dìchioll,
'S bidh sonas a's sìth dha là bhràth.

Ni e còmhrag deadh chòmhrag,
A' gleachd le còmhnadh Mhic Dhé,

'S cha bhi e air fhàgail 'n a ònar
'S an àrfhaich 's e leònta fo chreuchd;
Bidh neart a's cumhachd na mòrachd,
A' taomadh beò bhainne o nèamh,
A dh'ionnsuidh an t-saighdear tha seòlta,
Nach striochd 's e beò anns a' ghreim.

Seasaidh e eireachdail làidir,
A' faicinn nan làithean 'teachd dlùth
Anns am bi cogadh ri nàmhaid
Air a bhachdadh le Ard-righ nan dùl;
'S e sin latha na slàinte
A dh'aisigeas gàirdeachas ùr,
A's saighdean teinnteach an nàmhaid
Cha ruig air 's e tearuinte dlùth.

Thig an cogadh gu siochaint,
A's bidh glòir na rioghachd aig a' cheann,
Le urram a's saor dhuais nach diobair,
A's fasgadh a's dion anns gach àm;
'S cha shéid air gaillionn no sìontan,
A's cha ruig air spìd o mhac mhna'ibh,
'S ann 's an fhlath-shonas rioghail
A bhios a chòmhnuidh gun chrioch as gun cheann.

Cha ruig air dolaidh no diùbhail
'S an daingneach 's e dùinte gu teann,
'S e àrd cheann-feadhna gach dùil
Ni na dorsan a dhùnadh le làimh,
'S théid gach gealtachd air chùl,
'S a chlaidheamh cha 'n fhiù e bhi ann,

Fàsaidh creideamh gun lùth,
'S bidh dòchas gun dùrd as a cheann.

Théid gach trioblaid a's àmhghar
A thasgaidh gu bràth anns an uaigh,
'S cha bhi cuimhn' air na làithean
A ghleachd e r'a nàimhdean air chuairt,
Thig na h-ainglean o'n àirde
Le làmh nach fàilnich, a nuas
A ghiùlan an t-saighdear gu phàras,
A choisin trìd ghràsan a' bhuaidh.

Thig Rìgh na cruinne 'na chòdhail,
'S armailtean òirdhearc le chéil',
Chur fàilt' air a ghaisgeach fhuair tròcair,
'S a ghleachd ri Diabolus ro bhreun;
Théid na naoimh uil' an òrdugh
A Shein nan òran le chéil'—
Oran an Uain a thug còir dhoibh
'S Maois a b'e òglach maith Dhé.




Thig na h-uile gu crich
Mar thug an fhirinn dha sgeul,
'S a ghrian air àilleachd le rìomhadh
Tha drillseach an àirde nan speur,
'Si 's coimeas da-rireadh na gloir
Ris na fireanaich chòire air nèamh
An riochd an athar a's Chriosda,
'S an Spiorad thug milseachd do'n treud.

Thig bho 'sheòmraichean còmhnuidh
An t-Uan 's a mhòr shluagh na dhèigh,

Thoirt coinneamh' do'n t-saighdear fhuair tròcair.
'S làn farum a's ceòl bidh air nèamh,
Bidh na cùirtean a' dealradh
'S glòir nan àirdibh gu léir,
Haleluiah feadh linntean do àireamh
Aig an t-sluagh fhuair am fàbhar mhic Dhé.

---

## AM FEAR-SAORAIDH.

O! an t-Uan 's e 'm Fear-saoraidh,
Tha a ghaol os cionn cainnt;
O! an t-Uan 's e 'm Fear-saoraidh,
Tha a ghaol os cionn cainnt,
Tha gach sòlas air fhaotainn
Aig daoine gun sgraing:
O! an t-Uan 's e 'm Fear-saoraidh,
Tha a ghaol os cionn cainnt.

Bha cagar an còmhnuidh
'G a sparradh a'm' chluais,
'S an inntinn bha feòlmhor
'G a h-imlich a suas,
'S a' bachdadh mo shlàinte
'S mi dàn' air a' bhruaich,
'N uair a sheall orm o'n àirde
Ar n-Ard-righ a nuas.
O! an t-Uan, &c.

Och an t-Uan a tha làthair
'S a thug an gath as a' bhàs,

'S e a ghàirdean rinn fuasgladh
Air m' anam bha 'n sàs,
'S o'n chuibhreach bu chruaidhe
'S e bu dual domh am bàs,
O! 's e 'n t-Uan rinn mo ghluasad
Le Spiorad nan gràs.
O! an t-Uan, &c

Tha a ghaol-san gun fhuarach'
'S e shuas ann an glòir,
Ged a dhìteadh air chuairt e
Leis an t-sluagh aig am mòd,
'S e a ghràdh thug a nuas e
Dhìon nan truaghan bha leòint',
'G an ceannach saor o gach cruadail,
'S thug e buaidh air gach feòil.
O! an t-Uuan, &c.

O! mharbh agus cheus iad
Uan Dhé air a' chrann,
'S tha gach boinne ag éigheach
D'a fhuil spéiseil 's gach àm,
Saors' a's sonas gun tréigsinn
Air a sheuladh le bann,
Ann an cùirtean nan nèamhan,
'S e teagasg Dhé e d'a chlann.
O! an t-Uan, &c.

## CALADH TAIMH.

Dùisgibh 's éiribh 'luchd ar gaoil,
'S deanaibh saoithreach fhad 's is lath' e,
Tha caraid dìleas dhuibh ri'r taobh
A ni 'n a ghaol 'ur gaoid a ghlanadh.

Thigibh dlùth a's gheibh sibh beannachd,
Iarraibh dlùth a's deanaibh faire:
Tha Criosd an diugh mar bha e 'n dé,
A' gairm gach creutair stigh do 'n chaladh.

'S caladh dìdein e o'n bhàs,
'S caladh sàbhailt e o'n ghailinn—
Caladh air nach bris an nàmh
A stigh gu bràth thar a' bhalla.
Thigibh dlùth, &c.

'Fasgadh 's dìon e air gach taobh—
'Fasgadh 's saorsa do gach anam:
Ann an Criosda, fear ar gaoil,
'S cha tuig an saogh'l a ghaol tha barraicht'.
Thigibh dlùth, &c.

Cha robh teanga riamh a'm beul,
'S cha 'n 'eil fo'n ghréin no 'n cùirt na flaitheas
Na's urrainn innseadh na chur an géill
Doimhneachd 's leud a ghaoil a mhaireas.
Thigibh dlùth, &c.

Seirceil, caoimhneil, 's làn do ghràdh
Bhios cridhe màthar air son a leinibh,

Ri gaol an Triath tha tighinn o'n àird
Cha 'n 'eil ach sgàile ann r'a choimeas.
Thigibh dlùth, &c.

'S gaol do-labhairt e gach uair—
Gaol nach fuaraich a's nach fannaich,
An gaol thug Slànighear nam buadh
Do na truaghain fhuair e falamh.
Thigibh dlùth, &c.

'S an riutsa, 'thruaghain tha gun ghràs,
A tha 'n dàn so uile 'labhairt,
A chum do bhrosnachadh gu gràdh;
Oir 's e gràdh a tha ga d' tharruing.
Thigibh dlùth, &c.

'S aig meud a ghaoil tha sinne 'n tràs'
'S an t-slighe thearuinte do'n chaladh,
'S dùlan bheir sinn trìd a bhàis
Do na bha 's a tha 's an amharc.
Thigibh dlùth, &c.

Ged 's goirt an t-ànradh 'th'oirbh 's a' chuan,
'S tonnaibh uabhair 'sìor dhol tharaibh,
Tha Fear-stiùraidh leibh gach uair
A bheir le buaidh sibh thar na stainge.
Thigibh dlùth, &c.

Cuan na beatha so tha làthair—
Cuan tha bàthadh mhìltean anam,
'S 'g an toirt gu seòmraichean a' bhàis—
A sìos gu gàbhadh an dubh-aigein.
Thigibh dlùth, &c.

Tha Creideamh, Dòchas, agus Gràdh
'N an còmhnuidh ghnàth 's an àireamh bheannaicht'
A chreid an sgeul, 's a fhuair d'a ghràs
Nach géill do'n nàmhaid—am fear-meallaidh.
Thigibh dlùth, &c.

---

## MOLADH GRAIDH.

Is sgeula fior tha 'n tràs' r'a luaidh
Gu'n tàinig Iosa Criosd air chuairt,
A dheanamh réit' air son a shluaigh,
Glòir, glòir a's gaol an Uain.

An t-Uan, an t-Uan is àillidh snuadh,
A measg dheich mìle àireamh sluaigh,
Cha 'n-eil a choimeas ann r'a luaidh,
Glòir, glòir a's maise an Uain.

Na h-ainglean naomh tha àrd an glòir,
Air teachd do'n Uan bu bhinn an ceòl,
Ann am Bethlehem bha aoibhneas mòr,
Le dealradh na reult bha an sgeul air eòil.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

Tha 'n Soisgeul naomh air tighinn o'n àird
A dh'ionnsuidh 'n t-sluaigh bha 'n sgàil a' bhàis,
Le caithream bhuan bhios luaidh mu 'ghràdh
Air aithris leis na fhuair uaith' slàint'.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

Mu thig sibh 'an dlùth's 's gu'n creid sibh a' chòir,
Bidh sonas a's sìth ann duibh ri'r beò,
'S cha dorch' an oidhch' air anam breòit'
A thig g'a ionnsuidh-san mar 's còir.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

O! seallaibh suas 's na cuiribh dàil
'S an ni th' air iarraidh oirbh 'n a ghràdh,
Bhith tighinn g'a ionnsuidh-san mar tha,
Fo uallach trom 's fo chuibhreach bàis.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

O! na 'm faiceadh sibh mar bha
E 'fulang dìmeas agus tàir
A' cosnadh buaidh do theaghlach Adhaimh,
'S fhuil a' craobhadh sìos gu làr.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

'S i 'n fhuil so cheannaich sinn o'n eug,
'S i fhuil a ghlanas uainn gach beud,
'S ni Righ nan righ ar dìon gach ceum,
Air ar turas sgìth gu rioghachd nan nèamh.
An t-Uan, an t-Uan, &c.

---

## MAITHEANAS TRID FUIL AN UAIN.

(BHO 'N BHEURLA.)

Thig a dh'ionnsuidh 'n t-Slànuighir,
Thig a dh'ionnsuidh 'n t-Slànuighir,

A shiol an duine buailt' anns a' pheac':
Dh'fhàg e 'rìoghachd gu h-àrd,
A' nochdadh iongantas a ghràidh,
Dh'fhosgladh tobair thoirt slàinte dhuinn o'n pheac.

C'arson a ni thu dearmad?
C'arson a ni thu dearmad?
O! cuin a thig thu gu bhi saor?
Tha do thiom dol seachad luath,
'S cha bhi do làithean buan,
O! éirich, thig 's bi saor.

Tha maitheanas air a thairgse,
Tha maitheanas air a thairgse,
Làn mhaitheanas air a thairse gu saor:
Air Calbhari fhuair Iosa bàs,
'S rinn e t'fhiachan mòr a phàidh,'
'S thug e dìoladh air son reubalaich mar thu.

Tumaibh anns an tobar,
Tumaibh anns an tobar,
An t-anam chum a ghlanadh o gach truaigh;
Tha e glanadh fad air falbh,
Tha shruithean lionadh m' anm',
O! creid e 's bidh tu slàn.

O! a' creidsinn tha mi,
O! a' creidsinn tha mi,
Bidh mi tearuint' trid na fola—fuil an Uain:
Tha m' anam sona, saor,
O'n aimhaith e dhomh gach gaoid,
Haleluia gu siorruidh d'a ainm.

Tha e nis ri eadar-ghuidhe,
Tha e nis ri eadar-ghuidhe,
A' tagradh air son pheacach mar tha mi,
'G ràdhtuin, "'Athair fhuair mi bàs—
Faic na lotan 'm thaobh 's am làmh'n,
Tha mi 'guidhe ort maith dhoibh gu saor."

"Bheir mi dhoibh maitheanas,
Bheir mi dhoibh maitheanas,
Ma chreideas iad le aithreachas 'n a thràth;
Ma thionndas iad rium féin,
'S an earbsa ort-s' gu léir,
Saor ghràsan bidh aca gu saor.

O! a' creidsinn tha mi,
O! a' creidsinn tha mi,
Bidh mi tearuint' trid na fola—fuil an Uain:
Tha m' anam sona, saor,
O'n a mhaith e dhomh gach gaoid,
Haleluia gu siorruidh d'a ainm.

---

## CUIMHNEACHAIN

Bho Choi'thional na h-Eaglaise Gailig 'an Grianaig, do'n Mhinisteir rùnach, an t-Urramach RAIBEART MAC-PHARLAIN, a bha air a ghairm gu Sgìreachd Ghlinn-Urchaidh, anns a' bhliadhna 1864.

O! is sgeul e 'tha fior,
'S cha do chreid sinn an ni
'N uair a dh'aithriseadh 's an tìr an còmhradh,

Gu'n robh thu 'sgaoileadh an lìn
'An Gleann-Urchaidh nan sion,
Mar shaighdear gaisgeil nach strìochd 'an còmhrag.

Fhuair thu cumhachd 's gach uair
Bho Ard-righ nam buadh,
'S b' e do chleachdadh 'bhi stuama, dàna,
'Togail bratach na rìoghachd
A cheannaicheadh le Criosd
Do na chreideas, 's a ni mar 's àill leis.

Bha thu deas anns gach cùis,
'S bha thu foighidneach, ciùin,
Bha thu faicilleach, grunndail, teo-chridheach;
'S ged nach faic thu an tràs'
Meud air tlachd dhuit 's ar gràidh
Theid ar dùrachd gu àirde nan neòil leat.

Bu mhòr ar togradh 's gach uair
'Bhi 'dol do'n eaglais mar shluagh,
A dh'éisdeachd mìsleachd a's fuaim a' chòmhraidh,
Air a labhairt o d' bheul.
Teachdaireachd sìth' o Mhac Dhé,
'Thug d'ar n-anam bhi 'n déigh ro mhòr air.

Bu mhòr do chùram do'n àl
A cheannaich Criosda le 'bhàs,
Bha thu dh'oidhche 's a là an déigh air
Bhi 'g an sàsach' le nì
Bha 'toirt dhoibh beath' agus sìth—
Focal daingean na rioghachd le deuraibh.

O! guidhe sonais gach là
Agus beannachd le àgh
Ann ad' chuideachd 's gach àit' an téid thu,
Air son do thuigse 's do ghnìomh
Do na bochdan 's an tìr,
'S mòr am mulad gu fìor a'd' dhéigh-sa.

O! Criosd air do chrann—
O! Criosd 's e do gheall,
'S mìltean beannachd gu ceann an ròid leat;
'S 'n uair a ruitheas tu'n réis
Bidh gach ni dhuit gu ré
An cùirt nam flaitheas 's na nèamhan òirdhearc.

---

## AN DARA H-EARRANN.

O! 's e 's blàgh agus brìgh
Do na briathran 'tha sgrìobht',
'N uair a thàinig thu 'n tìr bha'n treud so
Air an sgapadh, 's tighin clì
Air na bhuineadh d' an sìth,
'S rinn thu 'n tarruing gu mìn r'a chéile.

Nis 'n uair dh'fhalbhas tu uainn—
O'n 's e falbh dhuit is dual,
Cha'n eil stàth dhuinn bhi truagh a'd' dhéigh-sa;
Ach bhi 'sealltuinn ri Criosd,
Fear nam beannachd 's na sìth,
Ni ar n-anam a dhìon o dheuraibh.

Ged a tha sinn fo phràmh,
'S fo dhosgainn an tràs',
Tha ar togradh 's ar gràdh d'a cheile
A' sior fhadadh an àird
Ann ar cridhe gach là,
'S cha bhac ni ach am bàs sinn o 'leursain.

'S aobhar mulaid a's bròin
Dhuinn, coi'thional cho mòr,
'S an t-Urramach còir 'g ar fàgail,
A bha cleachduinn gach dòigh
Chum ar tarruing gu stòl,
A thoirt urram a's gloir do'n Ard-righ.

O! cuimhnich gach tràth
Oirnn mar phobull tha 'ghnàth
'G iarraidh dùthcha is fearr d'an téid sinn;
'S bidh ar sùil ris an là
'S am bi ar deuraibh gu bràth
Air an tiormach' le 'n-Ard-righ 's na nèamhan.

Ged tha ar dealachadh cruaidh
Tha ar dòchas le stuaim
Gu'n tig an latha 's an uair an déigh so,
'S am bi ar comhlachadh buan,
'An tìr Emanuel shuas
Far nach sgarar gu truagh o chéil' sinn.

---

A. SINCLAIR, PRINTER, 62 ARGYLE STREET.

